Angus Matheson.

# ORAIN GHAE'LACH,

LE

## UILLEAM ROS.

AIR AN SGRIOBHADH, AGUS AIR AN CO'-CHRUINNEACHADH RI CHEILE,

LE

IAIN MAC-CHOINNICH,

*Ann an Inbheiriue.*

---

" 'S dubhach mi gun iolach shòlais,
Ach tùrsa bròin a 'sior eigheachd,
A chruit chiuil is binne mire,
Cha duisg mo chridhe gu h-eibhneas:
Cha chluinn mi tuille do chòradh,
Bu bhinne na ceòl na'n teudan,
Na smeorach 'san ghleannan fhàsaich,
'S na cuthag air bharr na geige!"

---

INVERNESS:
PRINTED BY R. CARRUTHERS,
FOR LEWIS GRANT, AND D. MACCULLOCH, BOOKSELLERS.
1830.

# THE LIFE

OF

# WILLIAM ROSS.

---

In presenting to the public the Songs of William Ross, the Publisher is happy in the conviction, that he can, with confidence, recommend them as being correct, assuring them that they have been faithfully printed, as collected from intelligent persons who had received them from the Author; and that the greatest care has been bestowed on the work to render it worthy of the public attention.

As these Songs may come into the hands of many who may wish to know something of their author, we beg leave to offer to the public a brief sketch of his Life, which has been sent to us by a respectable gentleman with whom our Bard had lived in habits of intimacy and friendship, that terminated but with life.

William Ross, the author of the following Songs, was born in the parish of Strath, Isle of Skye, in the year 1762. His parents were respectable, though not

opulent. His father, John Ross, was a native of Skye, and of an ancient clan of that name, whose ancestors had lived in that country throughout a long series of generations. His mother was a native of Gairloch, in Ross-shire, and daughter of the celebrated blind piper and poet, John Mackay, well known by the name of "*Piobaire Dall.*"

It appears that, when William was a boy, there was no regular school kept in that part of the country ; and as his parents were anxious to forward his education, they removed with him and a little sister from Skye to the town of Forres. While attending the Grammar school of that place, he discovered a strong propensity to learning, in which he made such rapid advances, that he attracted the notice and esteem of his master ; and the pupil's sense of his obligations was always acknowledged with gratitude and respect. This teacher, we are informed, declared that, on comparing young Ross with the many pupils placed under his care, he did not remember one who excelled him as a general scholar, even at that early period of life.

After remaining for some years at Forres, they removed to the parish of Gairloch, where the father of our Bard became a pedlar, and travelled through the Lewis and other western Isles—and, though William was then young and of a delicate constitution, he accompanied his father in his travels through that country, more with the view of discovering and making himself acquainted with the different dialects of the Gaelic language, than from any pecuniary consi-

deration—which desire of becoming familiar with that language had strongly occupied his mind at this early period of life. He had been often heard to say that he found the most pure and genuine dialect of the language among the inhabitants of the west side of the Lewis.

In this manner he passed some years, and afterwards travelled through several parts of the Highlands of Perthshire, Breadalbane, and Argyleshire, &c., seeing and observing all around him with the eye and discernment of a real poet. At this period, he composed many of his valuable songs, but some of these, we are sorry to say, are not now to be found.

Soon after this period he returned to the parish of Gairloch, and obtained the parish School of that place, where he taught with no ordinary degree of success. From the time of his entering upon this charge, it was generally remarked, that he proceeded in the discharge of his duties with unremitting firmness and assiduity, and in a short time gained a reputation for skill, in the instruction of the young committed to his trust, rarely known in the former experience of that School. He had a peculiar method and humour in his intercourse with his pupils, which amused and endeared the children to him, and this art generally proves to be the most effectual means of impressing the juvenile mind, and conveying the instructions of the Teacher. Many of those who had been under his tuition, still speak of him with the greatest enthusiasm and veneration.

In the course of his travels, and while Schoolmaster

of Gairloch, he contracted an intimacy with several respectable families, many of whom afforded him testimonies of friendship and esteem. His company was much sought after, not only on account of his excellent songs, but also for his intelligence and happy turn of humour. He was a warm admirer of the songs of other Poets, which he often sung with exquisite pleasure and taste. His voice, though not strong, was clear and melodious. During his incumbency as Schoolmaster, he acted as Precentor in the parish Church.

Thus, in the capacity of Schoolmaster, he continued till his health began rapidly to decline with an asthma and consumption, which terminated his mortal life in the year 1790, being only 28 years of age.

Ross, like the greater number of poets was extremely susceptible of the influence of the tender passion, which is observable in many of his songs. During his excursions to the Lewis, he contracted an affection for Miss Marion Ross of Stornoway, afterwards Mrs Clough of Liverpool; his disappointment in this unfortunate love affair was thought to have preyed so much on his mind, as to have impaired his health and constitution during the subsequent period of his life. To this beauteous young lady he composed (before her marriage) that excellent song, expressive of his feelings, almost bordering on despair, "*Feasgar luain a's mi air chuairt*," &c.

As a writer of Gaelic Songs, William Ross is entitled to the highest praise. In the greater number of his lyrics, the Bard leads us along with him, and

imparts to us so much of his own tenderness, feeling, and enthusiasm, that our thoughts expand and kindle with his sentiments.

Without going beyond the bounds of "verity and truth" it may be affirmed that his poetry, more, perhaps, than that of most writers, deserves to be styled, the poetry of the heart—of a heart full to overflowing with noble sentiments, and with sublime and tender passions.

JOHN MACKENZIE.

Gairloch, May 30, 1830.

# ORAIN GHAE'LACH,

LE

# UILLEAM ROS.

---

## CORADH EADAR AM BARD AGUS BLATH-BHEINN*.

Mi bhi'm shuidh air tulach f haoin,
'G amharc 'sa smaointeach fadheoidh,
Cluain an domhain truagh an dail,
Gur cobhartach do'n bhàs gach feoil.

O's ionmhuinn leam na chi mi thall!
Ribhinn nam beann nach fann gruaim,
'S dh' aithnichinn fein do thulach àrd,
Ge cian a tharladh mi uat.

O! Bhlath-bheinn, arsaidh, 's failtich fridh,
Bhiodh mo shinsirs' annt' a' sealg,
Freagair dhomh le comas diamhair,
O nach robh mi riamh ga d' fhalbh.

'S labhair an t-ùr-sgeul o shean,
Le bhi toirt fa'near gach àm,

---

* A mountain in the Isle of Skye.

O na laithaichean a chùaidh,
Dh' ionnsuidh an trà thruaigh so th'ann.

Dhiuchd an comas sin nam' chaìl
Ceart mar b'ail leam na ni 's mò,
Ged nach tuig am mal-shluagh dur,
'S nach rannsaich iad iuil air chòir.

Ach chualas fathunn grathuinn uam,
Tabhan duanaich le guth fann,
Bu truagh leam do ghlaodh bhi teirbeirt,
Mar chaora thearbaidh air chall.

B'eol domh t'aitim 's b'ait am beùs,
Bhi siubhal sleibhe gun sgios,
Ach re-seal bha mise 'g iondran,
Torghain do bhuidhne nam' fridhe.

Ach chaill na h-ionadan am blàth,
A's thriall gach Armunn àigh g'a uaigh,
Threig a chruit a h-inneal dàna,
'S leag a Chlàrsach bàs a fuaim !

'S tha Mac-talla balbh gun chaint,
Cha chluinn è caithream, na ceol,
Mo dhoigh gun deach Mac nan creag,
O bhi freagair mar bu choir.

Tha mise mar bha mi riamh,
On a shoillsich grian air là

On a dhealraich gealach oidhch',
Chuireadh mo ghaibhleans' an sà s.

Mus dainig an dìle o neamh.
Bha mo f hreamhans' air an cur,
'S cha dean a h-ùile neart an gluasad,
Bithidh mi gu buan air a muin.

Ach tha mi gun Triath talmhaidh eòir,
Mo Choire air siol Leoid, leoir an cron
Ach nam faodain-sa dhol thairis,
Dhioladh Dùn-can air a shon.

## ORAN DO SHIR EACHUNN GHEARRLOCH.

Air Fonn,—" She rose and let me in."

Tha m'aigne fein ag eiridh leam,
S cha'n fhaod mi bhi nam thamh,
'S mo ruin air fad ga 'm iompachadh,
'S mo shunndachd ris air fàs
O'n thogas fonn gu h-inntineach,
Gu'n seinn mi è gun dail,
O'n is cuspair fiäl ri aithris air,
A charaicheadh mo cháil.

Cuir ort do bhratan sòlasach,
Dhail-floran mhor nan cluan,
'S biodh do ghárrain rò-chrannaibh
'G an comhdachadh le h-aill,
Biodh co'-sheirm chruitail, cheolbhinneach,
Nan smeoraichean 's nan cuach,
Seinn furain binn air gheugan da,
Cuir aoibhneas ann a chluais.

Mhic-talla biths' a' freagradh,
O do chreagan guth nan sonn,
' S bi 'g aithris ceol nam feadanan,
Gu beadarach le fonn ;
Biodh sòlais bhuan gun areamh,
Ag cuir failteachadh na d'fhonn,
Air ceannard suairc nan Eachunnach
Cuir aiteis air le sunnd.

Shir Eachuinn Ruaidh nan curaidhean,
Bu fhraochail guineach, colg,
Nam piob, nam pìc, 's nam brataichean,
'S nan dù'-lann, sgaiteach, gorm;
Dha'n dualchas mor èuchd ghaisgeantachd,
Le tapadh air chul-airm;
'S nim b' ioghna' leinn an dùchas sin,
Bhi leantain dlù an ainm.

'S craobh mhullaich, dhosrach aghmor thu
Dhe'n abhal a's airde speis,
Gur droighean, ri do dhusgadh thu,
Gur seobhac suil-ghorm treun;
Gur leomhan nach gabh muiseag thu,
Na'n cuirt' gu d' chunntas streup,
Gur didean dha do chairdean thu,
Nach d' theid gun spairn a leum.

Sar cheannard air sluagh currant' thu
A dhoirteadh fuil sa bhlàr,
Bhiodh cuimhneach, ciallach, faicilleach
Neo-lapach anns an spairn;
Bhiodh reubach, fuilteach, faobharach,
Sa chaonaig air an nàmh,
'S bu treunail colg nan Eachunnach,
Toirt euchd nan arm thar chach.

Gur sealgair sithne 'n garbhlach thu
Nan adh bu mheanmnaich leum,
S Cuilbheir caol neo-dhearmadach
Na 'd ' gheala-ghlaic gun chearb gleùs.

'S d' fhearaibh luthmhor astarach,
Gun airsneal as do dheigh,
'S bu cheol gu mìn do chaiseamachd
'Nuair a d'hfhaclaicheadh do bheul.

Gur tearc ann san aois mheirgidh so
Fear meanman an Laoich òig,
A bhuin air ais gu m' chuimhne-sa,
Na m'inntin an aois òir ;
Bhiodh earmadh nan sonn gasda sin.
Mu'm pearsachan gun leon,
'Sa chonbhail fhalain threunanta,
Le cleachdadh beùsach còir.

Ach' slionmhor Triath nach ainmaich mi
Tha'n Albain mhor nan cliar,
Sud suas le 'n òr 's le 'n airgead iad,
'Measg almharach gun mhiagh ;
Mar reic iad coìr an duthachanan,
Mas pill cha' n fhiu iad trian,
'Sna'n leanadh iad do shamhladh-sa
Cha shloinnt ' an call cho miad.

Ach guidheam gach buaidh fhior-ghlan dùit
Gun diobradh le deagh rùn,
Mar bu dual o t' aiteam dhuit,
Bhi d' cheannard pailt an cliù,
Sar mharcach nan steud aigeantach,
Nach geileadh le lag chùis,
O, gu ma slan a chi sinn thu !
Air t-ais a rìs an taobhs'.

Gun dìth gu do thir mhullaich thu,
Nam frìdh 's nam fuinn ard fial,
Nam beann, nan gleann, 's nan coireachan
Na monaìchean 's nan sliabh ;
Gu talla ban nan rioghalachd,
An robh do shinnsear' rìamh,
Gu priunnsail, suilbbeir, maranach,
Cuir saradh ann a fion.

## ORAN DO MHARCUS NAN GREUMACH; AGUS DO'N EIDIDH-GHAE'LEACH.

Is trom an t-arsneul so th'air m'aigne,
Le fadachd 's le mi-ghean,
A bhuin mo threoir 's mo thabhachd dhiom,
Cha ghabhadh cèol na mànran rium
Ach thanig ùr-chosgar da m' iunnsaidh,
Dhuisg mi as mo shuain,
Dar fhuar mi 'n sgeul bha mor ri eigh'd
Gun d'eatromaich mo smuain.

Is là sealbhach, rathail, dealrach,
Alol, ainmeil, àgh-mhor,
A d'fhuasgail air na h-Albanaich,
O mhachraichean gu garbhlaichean,
O uisge-Thuaid* gu Arcamh chuain,
O Dheas gu Tuath gu leir;
Is binne an srann feadh shrath a's ghleann,
Na òrgan gun mheang glèus.

A Mharcuis òig nan Greumach,
Fhir ghleust an aigne Rioghail,
O! gum a buan air t-aiteam thu,
Gu treubhach, buadhach, macanta,
'S tu 'n ùr-shlat aluinn 's muirneal blath
Do'n fhiubhaidh ard nach crion,
Gur tric na Gaël 'g-òl do shlaint',
Gu h-armunach air fion.

* The water of Tweed.

Mo cheist am **Firean** foinneamh, direach,
Maiseach, fior-ghlan, ainmeil,
Mo sheobhag sùil-ghorm amaisgeal,
Tha comhant, cliùteach, bearraideach,
A b'aird' a leumadh gun each-sreine,
'M barrachd euchd thar cach ;
'S tu bhuinig cuis a bharr gach cùirt,
'S a chuir air chūl ar càs !

Air bhi air farsan dhomh gach là
Gur tu tha ghna air m' inntinn,
Mo run do'n tir o'n d'imich mi,
'S mo shuil air fad gu pille ri.
'San thogas orm gu grad mo cholg
Le aigne meanmnach treun,
Mo chliabh tha gabhail lasadh aithir,
'S ait mo naigheachd fein.

Thanig *fasan* anns an achd
A dh'òrdaich pailt a' feile,
Tha eiridh air na **Breacanan**,
Le farum treun neo-lapanach,
Bidh oighean thapaidh sniomh 'sa dath
Gu h-eibhein, àit, le uail,
Gach aon diu 'g-eideadh a' gaoil fein
Mar 's reidh leo anns gach uair.

Biodh cogadh ann na sioth-chainnt,
Cha chuir sin sior-euchd* oirn,

* Tiomachd.

An arm no feachd ma thogras iad,
Na 'n àr-amach cha 'n obamaid,
Le'r teanadh suas ri uchd an f huaths',
Le'r n'earadh uasal fein ;
Le lannan cruagheach, neart-mhor, buan,
A leantain ruaig gun sgios !

On f huar sinn *fasan* le'r sàr-chleachdadh,
Duisgeadh beachd ar sinnsear,
Le run gun cheilg 's na h-uile fear,
'S gun mheirgh' air leirg nan Lunnuineach,
Le sunnd a's gleus, a's barrachd speis
Toirt aite fein do'n Righ,
Mo bhàs gun èis mar b'f hearr leam fein sin,
Na ged d' eibhte an t-shith !

## ORAN AN T-SAMHRUIDH.

Air Fonn—"Now wat ye wha I met yestreen."

O ! mosg'leamaid gu suilbhear ait,
Le sunndachd ghasd', a's eireamaid,
Tha mhaidainn-sa le furan caomh
Toirt cuireadh faoilteach, éibhinn, duinn ;
Cuireamaid failt air an lò,
Le cruitean cèolmhor, teud-bhinneach,
'S biodh ar cridhe deachdadh fuinn
'S ar beoil ag seinn le speirid dha.

Nach cluinn thu bith-fhuaim suthain, seamh,
'S a bhruithainn sgeamhail bhlà-dhealtreach,
'S beannachdan a nuas o Neamh
A dortadh fial gu lar aca :
Tha nadur ag caoch'ladh tuar
Le caomh-chruth, cuanta, pairt-dhathach,
'S an Cruinne iomlan, mu'n iath griàn,
Ag tarruing fiamhan grasail air !

Nach cluinn thu còisridh stolda, suairc',
'S an doir' ud shuas le'n òranaibh,
Seinn cliu dha'n Cruthadoir fein,
Le laoidhean ceutach, solasach,
Air chorraibh an sgiath gun tamh,
Air mheangain ard nan rò-chrannaibh,
Le'n ceileirean toirt moladh binn,
Dha'n Ti dh'ath-phill an bèothachd riu.

Gu'm b'fhearr na bhi'n cadal an tamh,
Air leabaidh stata chloimh-itich,
Eiridh moch sa mhaidainn Mhai',
Gu falbh na fasach fheornanaich,
Ruaig a thoirt air bhar an driùchd,
Do dhoire dlù nan Smeoraichean,
Am bi tùis is curaidh na fion,
Le faile ciatach rosanan.

Tha feartan toirbheartach, neo-ghann,
'S an am so gun ghreann dubhlachdach,
Cuir trusgan trom-dhait' air gach raon,
Le dealt, 's le braon ga'n urachadh,
Tha *Flora* cnodachadh gach cluain,
Gach glaic, a's bruach le fluraichean,
'S bidh noinean, ròsan, 's lili bàn,
Fo'n dithean aluinn, chul-mhaiseach.

Tha *Phœbus* fein, le lòchrann aigh,
Ag òradhh aird nam beanntaichean,
'S a' taomadh nuas a ghathan tlà,
Cuir dreach air blath nan gleanntanan ;
Gach innseag 's gach coirean fraoich
Ag tarruing faoilt na Bealltuinn air ;
Gach fĭreach, gach tulach, 's gach tom
Le foirm cuir fuinn an t-samhruidh orr'.

Tha caoin a's ciuin air muir 's air tir,
Air machair mhin 's ar garbh-shleibtibh,
Tha cuirnean driuchd na thuir air làr,
Ri aird 's ri àin na geala-ghreine;

Bidh coill', a's por, a's fraoch, a's feur,
Gach iasg, gach eun, 's na h-ainmhidhean
Ri teachd gu'n gnasalachd 's gu nòs,
Na'n gné, 's na'n doigh, san aimsir so.

Gur èibhinn abhachd nìonag òg,
Air ghasgan feoir sna h-aonaichean,
An gleanntaibh fasaich 's iad gu suairc',
A falbh le buar ga'n saodachadh ;
Gu h-urail fallain gun sgios,
Gu maiseach, fialaidh, faoilteachail,
Gu neo-chiontach 's gun cheilg, a's gràs
Na'n gaol a' snamh na'n aodanan.

Uain' gach mi-ghean, sgios a's gruaim,
'S na bidheamaid uair fo'n ainieartan,
Crathamaid air chùl gach bron,
Le fonn, 's le ceol, 's le cantaireachd ;
'S binn' an tathaich sud mar cheud
Na gleadhraich eitidh chasairean,
'S mi 'm pillein chùraidh, chul-ghorm fhraoich,
'S na brughaichean saor on champaraid.

Bitheadh easlaint eitigeach, gun chlì,
An didean rimheach sheom'raichean
Bitheadh eugailean gun speis, gun bhrigh,
'N aitribh Righrean, 's mor-uaislibh,
Biodh slainte chonnabhalach gach ial,
Am buthaibh fial gun strothalachd,
Aig Gaël ghasd' an eididh ghearr,
Fir-speiseil, chairdeil, rò-gheanach !

## ORAN AIR GAOL NA H-OIGHE DO CHAILEAN.

Ann am madainn chiùin cheitean,
'S an spreidh air an lon,
Agus cailin na buaile,
Gabhail 'n-uallain mu'n còir;
Do bhi gathanan *Phœbus*,
A cuir an ceill tro' na neoil,
La buadhach, geal, ebhinn,
'S las na spèuran le ròs.

Ach cha b'e 'n tain, bha'd a tional,
Anns an Innis sa ghleann,
'So bhuin m'aigne gu luasgan,
'S mi air chuairt anns an am,
Ach an cailin bu dreach-mhoire',
Mine, mais', agus loinn,
Bh'air an tulaich na'm fochair,
Gu ciuinail, foistineach, grinn.

Shnamh mo smuaintean an ioghnadh,
'S thuit mi 'n caoch'ladh rò-mhor,
Sheas mi snasaicht mar iomhaidh,
'G' amharc dian air an òigh,
'S ged do bhrosnaich 'mo dhùrachd mi
Dh'eisdeachd ùr-laoidh a beoil,
Stad mi rìs le munadh,
'S dheachd mi run gu bhi foil.

Ach gur deacair dhomh innseadh,
Leis mar dhiobrain an cainnt,
Dreach na finne ud, sa h-àilteachd,
A thug barr air gach geall;
Tha slios geala-mhin mar eala,
Na mar chanach nan gleann,
'Sa h-anail chùraidh mar chaineal,
O beul meachair gun mheang.

Bha falt cama-lubach, boidheach,
Bachlach, òr-bhuidhe, na dhuail,
Cas-bhuidhe, sniomhanach, faineach,
An neo-charamh mu'n cuairt,
Do bhraghad sneachdaidh a b' f hior-ghlain;
Fudh lic bu mhin-dheirge gruaidh,
Gun innleachd bhath, ach buaidh naduir,
A toirt gach barr dhut gun uail!

Aghaidh bhaindidh, ghlan, mhodhar,
Bu bhinne, ros-dheirge, beul,
Suil mheallach, ghorm, thairis,
Caol-mhala, 's rosg reidh;
Uchd soluis, lan sonais,
Geala bhrollach mar ghrein
'S troidh mhin-gheal, chaoin, shocrach,
Nach doich'neadh am fèur.

Ach gu dubhar na coille,
Am binne 'n goireadh a chùach.
Bha 'm fochair na h-Innse,
Gus an tionailt am buar,

Gun do dh'imich an cailin,
Min, farasda, suairc';
Ghleus i guth,'s ghabh i oran,
'S bu ro-bhinn chèol bheireadh buaidh.

B'ann air gaol bha i tighinn,
'S rùn a cridhe, sa buaidh,
Do dh'òg-laoch nan ciabh òr-bhuidh,
An leitir Laomun nan cuach,
Do dhiuchd uiseag, a's smeorach,
Am barraibh rò-chrannaibh suas,
A's sheinn cho binn an co'-ghleus di,
'S gun do dh' èisd mi càr uair.

" O Chailean ! O Chailean !"
Do sheinn cailin nan gaol,
" Cia fath nach d'thigeadh tu tharais,
Do ghleannan falaich nan craobh?
Is nach iarrains' air m'òrdugh,
De storas, no mhaoin,
Ach bhi laidhe na d'asgail,
Fo' do bhreacan san f hraoch.

Gu'm b'òg mis' agus Cailean,
Ann an gleannan na cuaich,
A's sinn a tional nan dithean,
Leinn fein feadh nan cluan ;
A's sinn 'gar leigeadh nar sìneadh,
'Nuair bu sgi leinn air bruaich
'S bhiodh no cruitearan sgiathach,
Cuir ar cionalais uain.

Gu'm bu neo-chiontach manran
Mo ghraidh ann sa choill;
A's sinn a' mireadh nar 'n aonar,
Gun smaointin air foill;
Sinn gun mhulad, gun fhadachd,
O' mhadainn gu h-oidhch',
Agus *Cupid* g'ar taladh,
Gu toirt graidh, 's sinn nar cloinn.

'S ge do thainig an samhradh,
'S mi sa ghleann so ri sprèidh,
Gur e's tric leam am fagail,
'S bithidh cach as an deigh;
'Sann a dhiucas mi thairis
Do na ghàran leam fein,
Gu bhi taomadh mo dhosguinn
Ann am fochar nan gèug.

Tha mo chairdean fo ghruaim rium,
O là chual' iad mar tha,
Gur annsa leam Cailean
Na Fear-baile le thàn;
Ach cha treigins' mo chèud-ghradh,
Gus an gèillein do'n bhàs;
On a gheall e bhi dilis,
Cia fath mu'n dibrin-sa dha?"

Ach air bhi grathunn na m' thamh dhomh,
'S mi gun àbhachd san ròd,
'S mo chliabh air lasadh le h-èibhneas
Ag tabhairt eisdeachd da'n oigh

Chunnacas òganach gasda
Teachd o' leachdain a chrò,
'Se le uile shàr imeachd,
'S bann gu Innıs na'm bò.

Bha dhreach, 'sa dhealbh mar bu mhianach,
Le oigh iarraidh dhi fein,
An tùs briseadh an runachd
'S i fo h-ùr bhláth air feill;
Beachd a b'f hearr, bu neo-f hurasd
A thabhairt tuille na dheigh,
Air an oganach mhaiseach,
A teachd o leacain nan gèug.

Ach suil dha'n d'thug an t-òg gasda
Bu rioghail mais' air gach taobh,
Dhearc air òigh nan ciabh cas-bhuidh',
Siar fo' asgail nan craobh ;
Dheachd a chridhe le furtachd
Gu'm b'e sud cuspair a ghaoil,
A's ghuidh e beannachd da 'n cho'-dhail,
A bheag am bròn doibh araon.

Is ann an glacaibh a chèile,
Le mor speis mar bu mhiann,
Ghlais an dithis ud le éibhneas,
'S an run readh ga'n cuir dian ;
'S o'n bha furan cho tairis,
'S nach b' f huras aithris cho fial,
Ghuidh mi sonas gun dith dhoibh,
Gu la 'n crich a's mi trial.

# MARBH-RANN DO PHRIUNNSA TEARLACH.

CO'-SHEIRM.

Soraidh bhuan dha'n t-Suaithneas bhan,
Gu là luain cha ghluais o'n bhas;
Ghlac an uaigh an Suaithneas bàn
'S leacan fuaraidh tuam a thamh!

Air bhi dhomh-sa trial thar druim
Air di-donaich, 's comhlan leam,
Leughas litir naigheachd leinn,
'S cha sgeul' ait a thachair innt',
Soraidh, &c.

Albain arsaidh! 's fathunn bròin,
Gach aon mhuir bait' tha barcadh oirn,
T-oighre rioghail bhi san Roimh,
Tirt' an caol chist' liobhte bhord!
Soraidh, &c.

'S trom leam m'osnaich anns gach là
'S tric mo smuaintin fad' o laimh
Cluain an Domhain truagh an dail,
Gur cobhartach gach feol do'n bhas!
Soraidh, &c.

Tha mo chridh' gu briste, fann,
'S deoir mo shùil aig ruidh mar àllt,

Ge do cheilin sud air am,
Bhruchd e mach 's cha mhiste leam.
Soraidh, &c.

Bha mi seal am barail chruaidh,
Gu'n cluinnt' caisimeachd mu'n cuairt ;
Cabhlach Thearlaich thighn' air chuan,
Ach threig an dail mi gu là luain,
Soraidh, &c.

'S lionmhor laoch a's Mili treun,
Tha 'n diugh an Albain as do dheidh,
Iad fo's n'iosal sileadh dhéur,
Rachadh dian leat anns an streup.
Soraidh, &c.

'S gur neo-shubhach, dubhach sgì,
Do threud ionmhuinn anns gach tìr,
Buidhean meanmnach bu gharg clì,
Ulamh, arm-chleasach san t-srì.
Soraidh, &c.

Nis cromaidh na cruitearan binn,
Am barraibh dhŏs fo' sprochd an cinn,
Gach beò bhiodh ann an srath na'm beinn
Ag caoidh an co'-dhosgain leinn.
Soraidh, &c.

Tha gach beinn, gach cnoc, 's gach sliabh,
Air am faca' sinn thu triall,

Nis air call, an dreach 's am fiamh,
O nach dig thu chaoidh nan cian.
Soraidh, &c.

Bha'n t-àl òg nach fac tha riamh,
'G altrum graidh dhut agus miagh,
Ach thuit an cridhe nis na'n cliabh,
O na chadail thu gu sior.
Soraidh, &c.

Ach biodh ar n' ùirnigh moch gach là
Ris an Ti is aird' ata,
Gun e dhioladh oirn' gu brath,
Ar 'n ea-coir air an t-Suaithneas bhàn.
Soraidh, &c

Ach's eagal leam ge math a Chleir,
'S gach sonas gheallair dhuinn le'm beul,
Gu'm faiceir sinn ag silleadh dhèur,
A chionn an suaithneas bàn a threig.
Soraidh, &c.

Cuireamaid soraidh uainn gu reidh
Leis no dh'imicheas an cèin,
Dh' ionnsaidh an ait' na laidh anreul,
D' fhogradh uainn gach gruaim a's neul.
Soraidh, &c.

'S bitheamaid toilicht' leis na tha,
O nach d' f haod sinn bhi na's fearr,

Cha bhi n'ar cuairt an so ach gearr.
A's leanaidh sinn an Suaithneas bàn,

Soraidh bhuan dha'n t-Shuaithneas bhàn,
Gu là luain cha ghluais o'n bhas,
Ghlac an uaigh an Suaithneas bàn,
'S leacan fuaraidh tuaim a thàmh.

## MIANN AN OGAN'ICH GHA'ELICH.

Air Fonn—" We'll go no more a roving."

Tha sud do ghnà air m'inntinn,
Le iompaidh chinnteach, readh,
'S gur fada o'n bu mhiannach leam,
Gu'n triallamaid dha reir ;
'Sa nis' o nach urrain mi
Ga chumail orm gu lèir,
Bi'dh mi fadheoidh ag aideachadh
Na th'agam dhut do speis.

LUINNEAG.

An sin treigeamaid am fàrsan,
'S gu'm b' f hearr na bhi air chuairt,
Bhi maille ris a chailin sin,
Le farasdachd gun ghruaim.
An sin treigeamaid, &c.

Gach aon a chi mi 's beartaiche,
Bithidh spailp orr' as am maoin,
Ach sud cha b'urrain m' iasgach-sa,
Ged liathain leis an aois,
Mo nadur ged' bhiodh iarratach,
Dha' mhiann 's nach d'thugainn taobh,
Le snaim cho dian cha shnasaichinn,
Mar glacte mi le gaol.
An sin treigeamaid, &c.

Na ged' bu shamhl' an stòras mi,
Ge neonach sud leibh fein.
Dha'n neach dha'n liugh' than chòraichean,
Tha 'm Breatain mhor gu leir ;
Ge soilleir inbhe 'n stata sin,
Cha taladh è mi ceum,
'S air mhiltean òir cha lubains'
Ach an taobh dha'm biodh mo dhéidh.
An sin treigeamaid, &c.

Gach fear dha'm beil na smaointean so,
Bithidh m'aonta dha gu mor,
Air chumha gun ghnè theag-mhaladh,
R'a f haotuinn bhi na dhoigh ;
A rùn-sa 'nuair a d'f hiosraichinn,
Na'm measainn bhi air choir,
Gu'm molain gun a diobairt dha,
Cho fad sa bhiodh è beò.
An sin treigeamaid, &c.

Gu'm b'ait leam cailin finealta,
'S i maiseach, fiorghlan, ciuin,
Ged' nach biodh ni, no airgiod aic',
Ach dreach a's dealbh air thus ;
Ach sud na'n tarladh aic' a bhi
'S ga reir bhi pailt' an cliù,
Cha chreidinn gu'm bu mhist' i e,
'S i fein bhi glic air chul.
An sin treigeamaid, &c.

Cha treiginn fein a bharail sin,
A dh'aïn-deoin 's na their càch,
Le iomluas gu bhi caochlaidheach,
'S nach aontaicheadh mo chail,
Gach fear bi'dh mar as toileach leis
Gun choireachd uam gu bràth,
'S leanas e gu dichiollach,
A bheirt a chi è 's fearr.

An sin treigeamaid am fàrsan,
'S gu'm b' f hearr na bhi air chuairt,
Bhi maille ris a chailin sin,
Le farasdachd gun ghruaim,
An sin treigeamaid, &c.

## MIANN NA H-OIGHE GA'ELICH.

Air an Fhonn cheudna.

Na'n tarladh dhomh sin f haotainn,
Cha b'eigin leam na càs,
Bhi 'g-iomlaid gaoil gun f hadal ris,
'S gu readh ga aidmheil dha,
'Sa dh 'aindeoin uaill a's gòraich
Nan oighean oga, bàth,
'Se sud an teuchd gu dideanadh,
An cridheachean gu bràth.

LUINNEAG.

Gu'm b' annsa na bhi m'onar,
Mo lamh's mo ghaol thoirt uam,
Maraon a's lùbadh farasda,
Le òigfhear fearail suairc.
Gu'm b'annsa, &c.

Na'n deanadh fortan fabhar rium,
'S an dail sin chuir ma m' chòir,
Le òigfhear maiseach, mileanta
Gun anbharr, na dith stoir,
A chuir an taobh a bithin-sa,
'S mi fein am nighin òig,
Gun easbhuidh seadh na pairtean air
Cha'n aicheadhain è ach foil.
Gu'm b' annsa, &c.

B'e sud an ceile a thaghain-sa,
'S cha chladhaire neo-threun,
Dha 'm biodh lan nan cobhraichean,
Dhe'n òr 's gun trèoir dha reir;
A threudan a' tighinn thairis air,
Le barrachd dhe gach sèud,
Cha'n fhagadh saoibhreas sona mi,
Gun toileachas na dheidh.
Gu'm b' annsa, &c.

Gu'n cumadh Ni math uam-sa sud,
Fear gabhaidh, cruaidh, gun chliù,
Na fhionaig dhriopail, gheur-chuiseach,
Bhios leirsinneach le shuil,
Gun tomad a measg dhaoine dheth,
Gun ghean, gun fhaoilt, na ghnuis,
Gun fhailteachd chairdeil, fhuranach,
Gun uirghiall aig as fiù.
Gu'm b' annsa, &c.

Ach òigfhear dreachmhor, tabhachdach,
Neo-ardanach na ghnè,
Bhios calma 'nuair as eigin da,
'Se rei'-bheartach dha reir;
Gun storas bhi tighinn thairis air,
Gun aimbheartas gu leir,
'Se sud na'm faighinn m'iarratas,
A mhiannaichinn dhomh fein,
Gu'm b' annsa na bhi m'onar, &c.

## ORAN LEIS A' BHARD

*'Nuair a dh'aisigeadh am Fearainn do na Cinn-Feadhna.*

LUINNEAG.

Their mi hôro hugo hôiriunn,
Ho i hoiriunn hòro,
Their mi hôro hugo hoiriunn.

Thug m' inntinn air fad gu beadradh,
Mar nach leagadh bròn i.
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

Bitheamaid gu màranach, geanach,
Fearail, mar bu choir dhuinn.
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

Cuirt am bola breac na tharuing,
'S glaineachan air bord dhuinn.
Their mi horo hugo hoirunn, &c.

Chualadh mi naigheachd a Sasgunn,
Ris na las mo shòlas.
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

Na Suinn a bha 'n iomairt Thearlaich,
Thighinn gu dail an còrach
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

'S ge d' tha cuid diu sud a thriall uainn,
Tha 'n Iarmaid air foghnadh.
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

Cosgamaid bola de chuineadh
Na'n Suinn nach eil beò dhiu.
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

Tostamaid suas gach ceann-finnidh,
Bh'anns an iomairt mhoir ud.
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

Tostamaid suas luchd ga leanmhuinn,
Gun dearmad air Deorsa :
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

Guidheamaid sonas le suaimhneas
Bhi buan do Righ Deorsa,
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

Sluagh Bhreatain agus Eirinn,
Geilleachdainn da mhorachd.
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

Ge bu duilich leinn an sgeul ud,
Mac Righ Seumas f hogradh.
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

Feudaidh mac bodaich a reiste,
Bhi cuir bleid a stòras.
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

'S gun d'thig tuisleadh air na Righrean
Mar a dhiobras olach.
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

Fonn an cinnich fior shiol coirce,
Cinnidh fochan otraich:
Their mi horo hugo hoiriunn, &c.

Mar thug mi gu ceann mo luinneag,
Sguiridh mi gu stolda,
Their mi hôro hugo hôiriunn,
Ho i hoiriunn hòro,
Their mi horo hugo hoiriunn.

## ORAN GAOIL

A rinn am bàrd d'a leannan, Mor Ros, maighdeann òg urramach a thug barrachd air moran ann a' sgeimh, agus an deagh ghiulan a bha so thaitneach r'a amharc orra. Is ann di thug am bàrd a cheud ghaol, air dha a faicinn aig co'-thional dannsaidh ; a b' abhaist do Dhaoine uaisl' eugsamhuil a chumal air amaibh sonraicht', ann am Baile Steornabhaidh ann an Leoghas.—Is ann air maise, maltachd, agus air buaidhean ion-mholt' na'n Ribhinne so a rinn am bàrd a chuid as mo dheth a chuid orain.

Feasgar Luain, a's mi air chuairt,
Gu'n cualas fuaim nach b' fhuathach leam,
Ceol nan teud gu h-ordail, readh,
A's coisir da reir os a chionn ;
Thuit mi'n caoch'ladh leis an ioghnadh,
A dhaisig mo smaointean a null,
'S chuir mi'n ceill gu'n imichinn cein,
Le m'aigne fein, 's e co'-strèap rium.

Chaidh mi steach an ceann na còisridh,
An robh òl, a's ceol, a's dàmhs',
Ribhinnean, a's fleasgaich òga,
'S iad an ordugh grinn gun mheang ;
Dhearcas fa-leath air na h-òighean,
Le rosg foil a null 's a nall,
'S ghlacadh ma chridhe, 's mo shuil cò'ladh,
'S rinn an gaol mo leon air ball !

Dhiuchd mar aingeal, ma mo choinneamh,
'N ainnir òg, bu ghrinne snuadh ;

'Seang shlios fallain air bhlà canaich,
Na mar an Eal' air a chuan;
Suil ghorm, mheallach, fo chaoil mhala
'S caoin' a sheallas 'g-amharc uath,
Beul tlà, tairis, gun ghnè smalain,
Dha'n gnà carthannachd gun uaill.

Mar ghath grein', am madainn cheitein,
Gu'n mheath i mo leirsinn shùl,
'S i cèumadh urlair ge reidh, iompaidh,
Do reir punganan a chiuil:
Ribhinn mhodhail, 's fior-ghlan foghlum,
D'fhion-fhuil mhòrdhalach mo run,
Reull nan oighean, grian gach còisridh,
'Si'n chiall chòraidh, cheol-bhinn, chiuin.

'Stearc an sgeula sunnailt t-eugaisg,
Bhi ri fheatuinn san Roinn-Eorp,
Tha mais', a's feile, tlachd, a's ceutaidh,
Nach facas leam fein fa m' chòir,
Gach cliù a' fàs riut a' muirn, 's an aillteachd
An sugradh, 's a manran beoil,
'Sgach buaidh a b'ailli, bh' air Diana,
Gu leir mar fhagail, tha aig Moir.

'S bachlach, duallach, cas-bhuidh, cuachach,
Càradh suainais gruaig do chinn,
Gu h-aluinn, boidheach, faineach, òr-bhuidh,
An caraibh seoighn' san ordugh grinn,
Gun chron a' fàs riut, a d' fheudt' aireamh,
O do bharr gu sail do bhuinn;

Dhiuchd na buaidhean, oigh, mu'n cuairt duit,
Gu meudachdain t-uaill 's gach puing !

Bu leigheas eugail, slan o'n Eug,
Do d' f hear a d' f heudadh bhi ma d' chòir,
B' f hearr nan cadal bhi na d' f hagaisg,
'G eisdeachd agallaidh do bheoil ;
Cha robh *Bhenus* a measg leugaidh,
Dh' aindeoin feucantachd cho boidh'ch,
Ri Mor Nighin mhin, a leon mo chrìdh'.
Le buaidhean, 's mi 'g a dith ri m' bheò.

'S glan an f hion-f huil as na f hriamhaich
Thu gun f hiaradh mhiar, na mheang,
Cinneadh mordhalach, bu chrodha,
Tional còladh cho'-stri lann,
Bhuin'eadh cuis a bharr nan Dù'-ghall,
'Sgiursadh iad gu'n dùchas thall,
Leanadh ruaig air Cataich f huara,
'Sa toirt buaidh orr anns gach ball.

Tha cabar-feigh an dlùth's do reir dhuit,
Nach biodh easlaineach san stri,
Fir nach obadh leis ga'n togail
Dol a chogadh 'n aghaidh Righ,
Bu cholgail, faiceant' an stoirm feachdaidh,
Armach, breacanach, air tì
Dol san iomairt gun bhonn gioraig,
'S iad nach tilleadh chaoidh fo chìs.

'S trom leam m' osnadh, 's cruaidh leam m'f hortan
Gun ghleus socair, 's mi gun sunnd,
'S mi ri smaointean air an aon rùn,
A bhuin mo ghaol gun ghaol d'a chionn.
Throm na Duilean peanas dubailt,
Gu mis' umhlachadh air ball,
Thaladh *Cupid* mi san dùsal,
As na dhuisg mi bruite, fann!

Beir soraidh uam do'n Ribhinn shuairc',
De'n chinneadh mhor a's uaisle gnàs,
Thoir mo dhurachd-sa g'a h-ionnsaidh,
'S mi'n deagh rùn d'a cùl-bhuidh bàn.
'S nach bruadar cadail a ghluais m'aigne,
'S truagh nach aidich è dhomh tamh,
'S ge b'ann air chuairt, na thall an cuan,
Gu'm bi mi smuainteach ort gu bràth.

## MOLADH A BHAIRD AIR A THIR FEIN,

*Air dha bhi air fàrsan ann an Tìr chèin.*

On is farsan leam gach là,
Bi'dh 'n stràchd so gu Braid-Albainn,
A d'fheuch a fearr a gheibh mi slaint,
A thigh'nn gu aird na'n garbh-chrioch,
'S ged do dhirich mi Lairc-Ila.
Tha mo spìd air falbh uam,
Ge tus bliadhna ùr e 's beag mo shurd,
Ri bruighaichean Choire-Choramaic.

A thigh chill-Fheinn, cha bhuanachd leinn,
Air chinnt' ge d' tha thu boidheach,
A bhi ri sneachd' a diol mo leapa,
Dha'n t-Sasgunnach dhoite,
'Si'n Tìr fo thuath dha mor mo luaidh-sa,
Ghluais mo smuain gu oran,
'S mi air beallach trìall ri gaillean,
Gu fearan nach èol domh.

A Shrath chinn-Fhaolan na'm bà-maola
'S na'm fear-caola, luatha,
'S mi nach taoghladh air do ghaol thu,
Nochd gur faonruidh, fùar thu;
Thu'irt beul an rafaird rium gum b'fhearr,
Na Gearr-loch an Taobh-Tuatha,
Fhearan gortach, lan do bhochdainn,
Gun socair aig tuath ann.

Beir mo shoraidh Thìr a mhonaidh,
A's na'n beann corrach, arda,
Frìdh na'n gaisgeach 's na'n Sonn gasda,
Tìr Chlann-Eachuinn Ghearr-loch,
Gur uallach, eangach, an damh breangach,
Suas tro' gleannan fàsaich,
Bi'dh cuach sa bhadan, seinn a leadain,
Moch sa mhadainn Mhài'.

Gum b'e Gearr-loch an tir bhaigheil,
'S an tir phairteach, bhiadhar,
Tir a phailteis, tir gun ghainne,
Tir is glaine fialachd,
An tir bhainneach, uachdrach, mhealach,
Chaomhach, channach, thioral,
Tìr an arain, tìr an tachdair,
Sithne, a's pailteas iasgaich.

Tir an aigh i, tir na'n Armunn,
Tìr na'n sar-fhear gleusda;
Tìr an t-suaircais, tir gun ghruaimean,
Tìr is uaisle feile.
An Tìr bhòrcach, na fridh ro-mhor,
Tìr gun leon, gun dhèibhin,
An tìr bhraonach, mhachrach, raonach,
Mhartach, laoghach, fhèurach.

Gu'n ti nollaig mhor le sonas,
Gu comunn gun phrabair,
O'n's lionmhor gaisgeach
Le sàr acfuinn theid gu feachd na traghad,

Mar shluagh Mhic-Chumhail le cruaidh fhiubh-
aidh,
Ruaig gun chùn' air strachdan ;
Bi'dh Muireardach maide fo' bhinn chabar
Gu stad i sa Bhraidh.

Ge do tha mi siubhal Galldachd,
Cha'n ann tha mò mhi-chuis,
Ge d' tha mi 'n taobh-s' ann
Tha mo rùn do'n chomunn chiuin nach priobal,
'Nam teirc' do'n là thig sibh o'n traigh,
Gu seomar bàn nu'm piosan ;
Bi'dh cèol na'm feadan 's Eoin da spreigeadh
Gu beageadh 'ur mi-ghean.

Bi'dh bola lan air bhord na'n dail,
Cuir surd fo chail na coisridh,
Bi'dh laoidh mu'n cuairt nach cluinnt' a luach,
Aig Suinn chuir cuairt na h-Eorpunn
Bi'dh luagh a's luinneag, duain a's iorraim,
'S cuairt le sgil o'n Oisich,
Aig buidhean ghasda, na'n airm sgaiteach,
Treunmhor am feachd connsraidh.

'N uair tharladh sibh san tigh-thabhairn,
Far an traighte stoip leibh,
Cha b'e'n cannran bhiodh n'ur pairt,
An uair a b'airde poit dhuibh,
Ach mirre, a's manran, gaol, a's cairdeas,
'S iomairt lamh gu'n dò-bheirt

'S bu bhinn ri eisdeachd cainnt 'ur beul,
Na iomairt mheur air Oigh-chèol.

Cho fad sa dh'imich cliu na h-Albainn,
Fhuaradh ainm na Dù'ch' ud,
An am a h-uaislean dhol ri cruadal
'S Eachuinn Ruadh air thùs dhiubh,
O là *Raon-Flodden* na'm beum trom,
A shocraich bonn na fiubhaidh,
Gu h-uallach, dosrach, suas gun dosgainn,
Uasal o stoc mhùirneach.

# ORAN A RINN AM BARD ANN AN DUN-EIDIN.

Air Fonn—" The Banks of the Dee."

Sa mhadainn 's mi 'g-eiridh, 's neo-èibhinn a ta mi,
Cha b' ionann sud 's m' abhaist, air airidh na 'n gleann,
O 'n thainig mi 'n taobhs', chuir mi cùl ris gach mànran,
'S cha bheag a chuis ghraine leam cannran na 'n Gall :
Cia mar dh'fheudain bhi subhach, 's mo chridh' an aite eile?
Gun agam ach pairt dheth, sa 'n ait' anns a bheil mi,
Fo dhubhar na mòr-bheann, tha 'n còr dheth 's cha cheil mi,
'S gur grain' leam bhi 'g-amharc, na th'agam na gheall

O ! 's tric bha mi falbh leat, a gheala-bhean na feile,
Ann a doire na 'n gèug, a's air reidhlein na driùchd ;
'S air Srathaibh a ghlinne, far bu bhinne guth smeòraich,
'S air iomair na 'n noinainean, fheornainach chùr',
A direadh a mhulaich 'sa tional na sprèidhe,
Gu Innseag na tulaich, air iomain sa cheitean,
Bu neo-chionntach mànran, mo ghraidh-sa gun bhèud ann ;
'S gu 'm b'ait leam bhi 'g-eisdeachd ri sgeula mo rùn.

# ORAN ANNS AM BHEIL AM BARD AG MOLADH A LEANNAIN AGUS A DHUTHAICH FEIN.

Air Fonn,—" O'er the muir among the heather."

Gur e mis' tha briste, bruite,
Cia b'e ri'n leagainn mo rùnachd,
Mu'n ainir is binne sùgradh,
'S mi ri giulan a cean' falaich.

LUINNEAG.

E ho rò mo rùn an cailin
E ho rò mo run an cailin
Mo rùn cailin suairc' a mhanrain,
Tha gach la ag tighn' fo' m' aire.

Tha mo chridhe mar na cuaintean,
Mar dhuilleach nan crann le luasgan,
Na mar f hiagh an aird nam fuar-bheann ;
'S mo chadal luaineach le faire.
E ho ro, &c.

Shiubhail mi fearann nan Gàël,
'S earrainn de Bhreatain air fársan
'S cha'n f hacas na bheireadh barr,
Air Finne bhan nan tlà'-shuil meallach.
E ho rò, &c.

Bu bhinne na smeorach Chèitein
Leam do ghloir, 's tu còradh reidh rium,
'S mo chliabh air lasadh le h-èibhneas,
Tabhairt eisdeachd dha d' bheul tairis.
E ho rò, &c.

Bu tu mo chruit, mo cheol, 's mo thailisg,
'S mo léig phrìseil, rimheach, aghmhor,
Bu eigheas eugail o na bhàs domh,
Na'm feudainn a ghnà bhi mar-riut.
E ho rò, &c.

Gur muladach mi 's mi smaointin,
Air Cuspair mo chean' gun chaochladh,
Oigh mhin, mhaiseach, nam bās maoth-gheal
'S a slios caoin-tla mar an canach.
E ho rò, &c.

Thà do dhealbh gun chearb, gun fhiaradh,
Min-gheal, fior-ghlan, direach, lionta,
'S do nadur cho seamh 's bu mhiannach,
Gu pailt, fialaidh, ciallach, banail,
E ho rò, &c.

Air fad m' fhuireach an Dun-eidin,
Cumail comunn ri luchd Bèurla
Bheir mi 'n t-soraidh so gu'n treigsinn
Dh' ionnsaidh m' eibhneis ann sna gleannaibh.
E ho rò, &c.

Ge do tharladh dhomh bhi' 'n taobh-sa,
Gur beag mo thlachd dhe na Dù'-ghaill,
'S bi'dh mi nis a' cuir mo chùl rìu,
'S a deanamh m' iuil air na beannaibh,
E ho rò, &c.

Gur eatrom mo ghleus, a's m' iompaidh,
'S neo-lodail mo cheum o'n f honn so,
Gu Tìr ard nan sar-f hear sunndach,
'Sa treigsin Galldachd na'm dheannamh.
E ho rò, &c.

Diridh mi gu Tulach Armuinn,
Air leth-taobh Srath mìn na Lairce,
S tearnaidh mi gu Innseag blà-choill
'S gheibh mi Finne bhàn gun smalan.
E ho rò mo rùn an cailin
E ho rò mo run an cailin,
Mo rùn cailin suairce mhanrain,
Tha gach la a'g tigh'n fo m' aire.

## MOLADH AN UISGE-BHEATHA

LUINNEAG.

Hò rò gur toigh leinn drama,
Hò rò gur toigh leinn drama,
Hò ro gur toigh leinn drama,
'S ioma fear tha'n geall air.

Mo ghaol an coilgearnach spraiceil,
Dh' fhàs gu foirmeil, meanmnach, maiseach,
Dh' fhàs gu speiseil, treabhach, tapai',
Neo-lapach san aimhreit.
Hò rò, &c.

Ach trocair g'an d' fhuair a chailleach,
Bha uar-eigin anns na Hearadh,
Cha mheasa ni mi do mholadh,
Ge do lean mi 'm fonn aic'.
Hò rò, &c.

Thagh i'm fonn so, 's sheinn i cliu dhuit,
Dh' aithnich i'n sgoinn a bh' ann san drùthaig,
'Nuair a bhiodh a broinn san rùpail,
B'e rùn thu bhi teann oirre.
Hò rò, &c.

Ach 's tu 'm fear briodalach, sugach,
Chuireadh ar mi-ghean air chùl duinn,

'S chuireadh teas oirn san dùlachd,
'Nuair bu ghnù an geamhradh,
Hò rò, &c.

Stuth glan na Toiseachd, gun truaileadh,
Gur ioc-shlaint choir am b'eil buaidh è;
'S tu thogadh m'inntinn gu suairceas,
'S cha b'è druaib na *Frainge.*
Hò rò, &c.

'S tu 'n gill' èibhinn, meanmnach, boidheach,
Chuireadh na cailleachan gu bòilich,
Bheireadh seanachas as na h-òighean,
Air ro-mhoid am baindeachd,
Hò rò, &c.

Chuireadh tu uails' anns a bha'-laoch,
Sparradh tu uaill anns an arrachd,
Dh' fhàgadh tu cho suairc' fear dreamach,
'S nach biodh air' air dreanndan.
Hò rò, &c.

'S tu mo laochan soitheamh, siobhalt,
Cha bhi loinn ach far am bi thu,
Fograi' tu air falbh gach mi-ghean
'S bheir thu sith a aimhreit'.
Hò rò, &c.

'S mor tha thlachd air do luchd tòireachd,
Bithidh iad fialaidh, pailt ma'n stòras,

Chaoidh cha sgrubair 's an tigh-osd iad,
Sgapadh òir na deann leo.
Hò rò, &c.

Cha' n'eil Cleireach, no pears Eaglais,
Cràbhach, Teallsanach, no Sagart,
Dha nach toir thu caochladh aigne,
Sparra' cèill san amhlair.
Hò rò, &c.

Cha' n'eil cleasaich anns an Rioghachd
Dha' m bu leas a dhol a stri riut,
Dh' fhagadh tu e-san na shineadh,
'S pioban as gach ceann deth.
Hò rò, &c.

Dh' fhagadh tu fear mosach fialaidh,
Dheana tu fear tosdach briathrach,
Chuire tu sog air fear cianail,
Le d' shoghraidhean greannar.
Hò rò, &c.

Dh' fhaga' tu cho slan fear bachdach,
'S è gun ich, gun oich, gun acain,
'G-eiridh le sunnd air a leth-chois,
Gu spailpeil a dhamhsa.
Hò rò, &c.

Chuire' tu bodaich gu beadradh,
'Sna cromaichean sgrogach, sgreagach.

Gu èiridh gu frogail, sa cheigeil,
  Ri sgeig air an t-shean aois,
    Hò rò, &c.

Bu tu suiricheadh mo ruin-sa,
  Ge d' thu'irt na mnathan nach b' f hiu thu,
'Nuair a thachras tu sa chuil riu,
  Bheir thu cùis gun taing dhiu.
    Hò rò, &c.

Bu tu cairid an f hir-f hacail,
  Bheireadh fuasgla' dha gu tapaidh,
Ge nach òl e dhiot ach cairteal,
'S blasdmhoirid a chainnt e.
    Hò rò, &c.

Tha cho liugha buaidh air fàs ort,
  'S gu la-luain nach faod mi'n aireamh,
Ach 'se sgaoil do chliù 's gach àite,
  Na Baird a bhi'n geall ort.
    Hò rò, &c.

Ach thogadh ort nach b' f heairde mis, thu,
  Gun ghoid thu mo chuid gun f hios uam;
Ach gun taing do luchd do mhiosguinn
  Cha chreid mise drannd dheth.
    Hò rò, &c.

Ach bha mi uair, 's bu luachmhor t-fheum dhomh,
Ge nach tuig mal-shluagh gun chèill e,
*Dum amabam, sed quid refert,*
Na ghràisg, *quæ amanda.*

Hò rò gur toigh leinn drama,
Hò rò gur toigh leinn drama,
Hò rò gur toigh leinn drama,
'S ioma fear tha'n geall air

## MAC-NA-BRACHA.

'Nuair a rinn am bàrd an t-oran roi'-sgrìobhta, tharladh gu'n robh Duanair' àraidh na nabuidheachd, a bha'n duil gun robh e-fein cho comasach air an uisge-bheath' a dhìteadh, sa bha 'm bàrd air a mholadh ; agus thoisich è air anns na briathrean so :—" *Ho ro cha toigh leinn drama, leannan nam fear aimh-reith.*" *&c.*

Rinn am bard an t-oran a leanas ann an eiric an oran sin.

LUINNEAG.

'S toigh linn drama, lion a ghlaine,
Cuir an t-shearrag sin an nall ;
Mac-na-brach' an gille gasda,
Cha bu rapairean a chlann.

Ge b'e dhi-mol thu le theangaidh,
B'olc an aithne bha na cheann,
Mar d'thig thu fhathast na charamh,
G'um bheil mo bharail-sa mealt.
'S toigh linn drama, &c.

Na'm b'e duine dha nach b'èol thu,
Dheana' foirneart ort le cainnt,
Cha bhidheamaid fein dha leanmhuinn,
Chionn 's gu'm biodh do shealbh air gann,
'S toigh linn drama, &c.

Ach fear a bha greis na d' chomunn,
Cha b'e chomain-s' a bh'ann

Bhi cuir mi-chliù air do nadur,
Gur ann dha-sa bhios a chall,
'S toigh linn drama, &c.

Co dh'aoireadh fear do bhèusan,
Ge do bheirt' e fein sa'n *Fhraing*,
Na dhi-mholadh stuth na Toiseachd ?
Ach trudar nach oladh dram.
'S toigh linn drama, &c.

Stuth glan na Toiseachd gun truailleadh,
An ioc-shlaint is uaisle t' ann,
S fearr gu leigheas na gach leigh,
Bha no bhitheas a measg Ghall.
'S toigh linn drama, &c.

Cia mar a dheanamaid banais,
Cumhnanta, no ceangal teann ?
Mar bi drăm againn do'n Chleireach,
Bu leibaideach fèum a pheann,
'S toigh linn drama, &c.

Tha luchd crabhaidh dha do dhiteadh,
Le cul-chaint a's briodal feall,
Ge d' nach aidich iad le'm beoil thu,
Olaidh iad thu mar an t-allt.
'S toigh linn drama, &c.

A Chleir fein, ge seunt' an cota,
Tha'n sgornanaibh ort an geall,

Tha cuid ac' a ghabhas fraoileadh,
Cho math ri saighd'ear sa' champ,
'S toigh linn drama, &c.

An t-OLLA MAC-IAIN le Bheurla,
Le 'Laidin a's 'Ghreugais-chainnt,
Gu'n d' f hag stuth uaibhreach n'an Gàël,
Teanga' a chanmhuinnich ud mall.
'S toigh linn drama, &c,

'Nuair thug e ruaig air feadh na h-Alba,
'S air feadh na'n garbh-chrioch ud thall
D' f hag mac-na-brach' e gun lide
Na amadan liodach, dall.
'S toigh linn drama, &c.

Gu'm b'ait leam fein, f hir mo chridhe,
Bhi mar ri d' bhuidhean 's gach àm,
'S tric a bha sinn ar dithis
Gun phiob, gun f hidheil, a danns!

'S toigh linn drama, lion a ghlaine,
Cuir an t-shearrag sin an nall,
Mac-na-brach' an gille gasda,
Cha bu rapairean a chlann.

## MOLADH NA H-OIGHE GA'ELICH

A Nighean bhòidheach
An òr-fhuilt bhachalaich,
Nan gorm-shuil miogach,
'S na mìn bhăs sneachda-gheal,
Gu'n siubhlain reidhleach
A's sleibhtean Bhreatain leat,
Fo earradh sgaoilte
De dh'aodach breacain orm.

'S e sud an t-eideadh
Ri 'n eireadh m'aigne-sa,
'S mo nighean Ghàëlach,
Aluinn agam ann;
O bheul na h-oidhche
Gu soills' na madainne,
Gu'm b'ait nar sùgradh
Gun dùiseal cadail oirn.

Ged' tha na bain-tighearnan
Gallda, fasanta,
Thug oigh na Gàelic,
Barr am mais' orra,
Gur annir shoighn i
Gun scoid re dearc' oirre,
Na h-earradh glé-mhaith
De dh'aodach breacanach.

Gur foinnidh, mileanta,
Direach, dreachmhor, i,
Cha lùb am feornain
Fo broìg 'nuair shaltras i ;
Tha deirge a's gile
Co-mhire gleachdanaich,
Na gnùis ghil, éibhinn,
Rinn céudan airtneulach.

Reidh dheud chomhnard
An ordugh innealta,
Fo bhilibh sar-dhaitht',
Air blàth *bhermillian* ;
Tha h-aghaidh narach
Co làn de chinealtachd,
'S gun tug a h-aogas,
Gach aon an ciomachas.

Gur binne còradh
Na òraid fhileanta,
Tha guth ni's ceolmhoir',
Na òigh-cheol binn-fhaclach,
Cha laidheadh bròn oirn,
Na leon, na iomadan,
Ri faighinn sgeul duinn
O bheul na finne sin.

'Nuair thig a Bhealtainn,
'S an Samhradh lusanach,
Bi'dh sinn air àiridh,
Air aird nan uchdanan,

Bi'dh cruit nan gleanntaibh
Gu cantair, cuirteasach,
Gu tric gar dùsgadh
Le surd gu moch-eiridh.

'S bithidh'n crodh, 's na caoraich,
'S an f hraoch ag inealtradh,
'S na gobh'raibh bhailg-f hionn,
Gu ball-bhreac, bior-shuileach,
Bi'dh'n t-àl 'san leimnich
Gun cheill, gun chin orra,
Ri gleachd 's ri comhraig
Sa snotach bhileagan

Bi'dh mise, a's Mari
Gach la 'sna glacagan,
Nan doire gèugach
Nan èunan breac-iteach,
Bi'dh cuach, a's smeorach,
Ri ceol 's ri caiseamachd,
'Sa gabhail orain
Le sgornain bhlasda dhuinn.

## ORAN

*(A rinn am Bàrd) mar gun deanadh oig-fhear da leannan, air dh'i a threigeadh, agus taobhadh ri Piobair a mhuinntir Chinntaile.*

B'e turus na dunach, gun phiseach,
Gun bhuinig dhomh fein,
Thug mis' o na bhaile,
Na null air a bheallach an dè;
Ged tharladh dhomh f haighinn,
Gu'm b'f hearr leam an naigheachd na breùg.
Mo leannan bhi pòsadh
Fear eile, le deoin o'n a Chlèir.
Air failirinn illirinn, uillirinn,
O 's mi caoidh !
'S cruaidh f hortan gun f hios,
A chuir mis' ann a luib do ghaoil.

Cha dirich mi tuille
Ri èid-bheann, no mullach nan stùchd,
Far 'm bi na feigh bhreangach
A g-eiridh nan dreangainn gu h-ùr ;
Gun dhiuchui'naich m' aire-sa
Guileag na h-Eal' air a bhùrn,
Cha ghiulan mi gunna,
Cha mhò ni mi furan ri cù.
Air failirinn illirinn, &c.

Cha d'theid mi do'n ghleannan
An cluinnir guth tairis na cuaich,
A 's luinneag na smeoraich,
Am barraibh nan rò-chrannaibh shuas,
Bi'dh òganaich gheanach
A sugradh ri leannanan suairc;
'S bi'dh mise fo mhi-ghean
Gu'n caidil mi diblidh san uaigh!
Air failirinn illirinn, &c.

'Nuair dh'amhairc mi cheud uair,
Bean t-èugais, do cheill, a's do chliù,
Gun d'fhàs, mo ghaol mairean
'S e sìr thigh'nn fos-near dhomh ni's mò;
Bha mise gu gorach, dha t-altrum
Le dochas, a's duil;
Gu'm bitheadh tu deonach,
A rithist mo phosadh ri ùin.
Air failirinn illirinn, &c.

Ge duilich le m' chairdean, mo mhulad,
Mo chàs, a's mi 'm pèin,
Gur docair mo leigheas,
Gun m' fhurtachd ri fhaighinn aig Leigh,
Tha doruin mo chridhe,
Fadheoidh dha mo ruighinn cho mèud,
On threig thu mi Mhairiread,
Gur deacair mo thearmunn o'n Eug!
Air failirinn illirinn, &c.

Air leam nach b'e 'n gliocas,
Dhomh fein sud gun tuitinn an gàol,
A Chailin a thrèig mi
Sa chuir an neo-spèis mi cho faoin ;
Na smaointaichinn ceart air,
Gu fasadh an lasair sin càoin ;
Gu'm bathain i buileach,
'S cha chuireadh i tuille mi 'n laoid.
Air failirinn illirinn, &c.

Ma fhuair thu do raoghain
Do fhearaibh an domhain gu lèir,
Tha fios aig na h-eolaich
Ma bhuilich thu treòireil do spèis—
A sùgradh, sa beadradh,
Ri rianadoir fheadan nan glèus,
A's pealaid na caorach
A glacadh na gaoith as a bhèul,
Air failirinn illirinn, &c.

Ged' tha mi gun ealaidh,
Gun airgead, gun onair, gun stòr,
Gun chruit, gun cheol piobain,
Cha laidh mi fo mhi-ghean dha 'm dheoin,
O'n chuimhnich mi nis air,
Gun tog mi mo mhisneach ni's mo,
Bi'dh mis' ann an Gearr-loch,
Bi'dh tus an Cinn-taile na 'm bò
Air failirinn illirinn, &c.

## ORAN AIR CUPID, &c.

LUINNEAG.

Hò rŏ *ladie* dhui', hò rŏ èile.
Hò rŏ *ladie* dhui', hò rŏ eile,
Hò rŏ *ladie* dhui', hò rŏ eile
Gu'm b'èibhinn le m'aigne
An *ladie* na'm feudadh.

Nach mireagach *Cupid*,
'S e sugradh ri mhathair,
Dia brionnach gun suilean,
An duil gur ceol gair' e,
A' tilgeadh air thuaiream,
Mu'n cuairt anns gach aite,
A shaighdean beag, guineach,
Mar's urrainn e'n sathadh.
Hò rŏ *ladie* dhui', &c.

Bha Sagart 's na criochan,
'S bu diaghaidh 'm fear leughaidh,
Air dunadh le creideamh,
'S le eagnachd cho eudmhor;
'S b'ann a cheann-eagair,
A theagaisg bhi beusach
Gun ofrail a nasgadh
Aig altairean *Bhenuis*.
Hò rŏ *ladie* dhui', &c.

'Nuair a chunnaic a Bhaindia.
Fear-teampuil cho dùire,
Gun urram dh'a mailteachd,
Gun mhiagh air a sùgradh,
Chuir i 'n dia dalldach,
Beag, feallsach, gun suilean,
Dh' fheuchain am feudadh e,
A ghleusadh gu h-urlaim.
Hò rŏ *ladie* dhui', &c.

'Nuair dhiuchd an dia baothair,
Beag, faoilteach, mu'n cuairt da,
Gun thilg e air saighead,
O chailin na bùaile
Chaidh 'n Sagart na lasair,
'S cha chuirt as gu là luain e,
Mar bhiodh gun gheill e,
Do *Bhenus* san uair sin.
Hò rŏ *ladie* dhui', &c.

'S b'e aidmheil an Lebhit,
'Nuair a b' eigin da umhlachd,
Gu 'm b' fheairde gach buachaille,
Gruagach a phùsadh,
'S bha cailin na buaile,
Cho buan ann a shuilean,
'S gun robh i na aigne,
Na chadal 's na dhusgadh.
Hò rŏ *ladie* dhui', &c.

'S e fath ghabh an Sagart,
Air caidridh na h-òighe,
Air dha bhi air madainn,
Ga h-aidmheil na sheomar,
A glacadh 'sa leagadh,
Air leabaidh bhig chomhnaird,
'S mu's maitheadh è peacadh,
Bhi tacan ga pògadh.

Hò rŏ *ladie* dhui', hò rŏ eile,
Hò rŏ *ladie* dhui', hò rŏ eile,
Hò rŏ *ladie* dhui', hò rŏ eile
Gu'm b èibhinn le m'aigne,
An *ladie* na'm feudadh.

## CUMHADH A BHAIRD AIR A LEANNAN.

Air Fonn—" Farewell to Lochaber.'.

Ged' is socrach mo leabaidh,
Cha 'n e'n cadal mo mhiann,
Leis an luasgans' th'air m'aigne,
O chionn fad' agus cian,
Gu 'm beil teine na lasair,
Gun dol as ann mo chliabh,
Tabhairt brosnachadh gèur dhomh,
Gu bhi 'g-èridh 'sa triall.

CO'-SHEIRM.

Seinn eibhinn, seinn eibhinn,
Seinn eibhinn an dail,
Seinn eibhinn bhinn eibhinn,
Seinn eibhinn gach là,
Seinn eibhinn, binn eatrom,
Seinn eibhinn do ghnà
Seinn eibhinn, seinn eibhinn,
Chuireadh m' easlain gu làr.

Tha mi còrr a's tri bliadhna,
Air mo lionadh le gaol,
'S gach aon là dhiu stiuradh,
Saighead ùr ann mo thaobh ;

Cia mar 's leir dhomh ni taitneach,
Dh' aindeoin pailteas mo mhaoin ?
'S mi as eugmhais do mhanrain,
Bhiodh gun ardan ruim saor.
Seinn eibhinn, &c.

'Se do mhanran bu mhiann leam,
'Se tighinn gun fhiaras gu'n ghruaim,
Mar ri blasdachd na h-òraid,
'Se bu cheol-bhinne fuaim ;
Dh' èireadh m' inntinn gu h-abhachd,
Ri linn bhi 'g-aireamh gach buaidh,
A bha co'-streupadh ri m' leannan
Baindidh, farasda, suairc.
Seinn eibhinn, &c

'S gur gile mo leannan
Na'n eal' air an t-snamh,
Gur binn' i na'n smeòrach,
Am barraibh rò-chrann sa mhàigh,
Gur e geamn'achd a beusan,
'S i gun eacoir na cail,
A lub mise gu geilleadh
Air bheag eigin do ghràdh.
Seinn eibhinn, &c.

Gu'm bheil maise na h-eudann,
Nach feudainns' a luaidh,
Tha i pailt ann an ceutaidh,
'S an ceill a thoirt buaidh,

Gun a coimeas ri featuinn
Ann an speis, san taobh tuath,
M' òg Mhìn-mhala bhaindidh,
Thogadh m' inntinn o ghruaim.
Seinn eibhinn, &c.

'S ge do bhithinn an èugail,
Agus Leigh air toirt dùil,
Nach biodh furtachd an dàn domh,
Ach am bàs an gearr ùin',
Chùireadh èugas mo mhin-mhal',
Mo mhi-ghean air chùl,
Ghiacain binneas na Smeòraich
A 's gheobhainn sòlas as ùr.
Seinn eibhinn, &c.

Ge binn cuach 's ge binn smeorach,
'S ge binn coisir 's gach crann,
Seinn ciuil dhomh 'n coill smùdain,
Theich mo shugradhs' air chall,
Tha mi daonnan a smaointeach,
Air mo ghaol ann sa ghleann,
'S mi air tuiteam am mi-ghean,
Gun a briodal bhi ann.
Seinn eibhinn, &c.

'Nuair a bhithinns' 's mo mhìn-mhala
An gleannan rimbeach na Cuaich,
Na 'n doire fasgach na smeòraich,
Gabhail sòlais air chuairt ;

Cha mhaileirtin m' èibhneas
O bhi ga h-eugmhais car uair,
Airson stòras fhir-stata,
Dh' aindeoin airdid an uaill.
Seinn eibhinn, &c.

Ge bu Righ mi air Albainn,
Le cuid airgid a's sprèidh
B'e mo raoghain mo Mhin-mhal',
Thar gach ribhinn dhomh fein,
Cha bu shuaimhneas gu bàs domh
'N aon aite fo 'n ghrein,
'S mi as eugmhais do mhanrain.
Gus mo thearnadh o bhèud.
Seinn eibhinn, &c.

Ach mosg'leam thairis a mi-ghean,
'S cuiream dìth air mo ghruaim,
Beò ni's faide cha bhi mi
Gun mo Mhin-mhala shùairc!
Oig mhìn beir mo shoraidh
Leat na choirean so shuas,
Seinn mo rùn ann sa ghleannan,
'S tuigidh 'n cailin e uat
Seinn eibhinn, &c.

## ORAN

*Eadar am Bàrd, agus Cailleach-mhilleadh-na'n-dain; anns am bheil am Bard aig moladh a Leannain; agus a' Chailleach ga dimoladh.*

*Am Bard*.....Ach gur mise tha duilich,
A's mi gu muladach truagh,
Cha'n urra mi aireamh
Mar a tha mi 's gach uair,
Gum bheil dōrain mo chridhe,
Dha mo ruighean cho crùaidh,
Leis an chion' thug mi'n ribhinn,
O nach dirich mi suas.

*A' Chailleach*.....Tosd a shladi', 's dean firinn,
'S na bi' g-innsea' na'm brèug,
Cha chreid mi uat fathasd,
Nach 'eil da'ich do sgèul,
Ma tha i cho maiseach,
'S cho pailt ann an ceill,
'S nach urra' mi t'aicheamh,
Bheir mi barr dhi thar chèud.

Ma's i Ribhinn do leannan,
Faire ! faire ! *brabhoe!*
Cha bhi t-onoir gun anbharr;
*Your servant, my Lord,*

Dar nach fonadh leat gruagach,
Ach te uasal le sròl,
Gus am faic mi do bhanais,
Cha chan mi ni's mò.

*Am Bard*....Tha mo leannan ni's ailte,
Na tha sa'n Roinn-eorp,
Gur gile, a's gur glain' i
Na canach an f heòir,
Gur binne na Chlàrsach
Leam àbhachd a beoil,
Aig a mhiad s' thug mi ghaol d'i,
Cha 'n f haod mi bhi bèo!

*A' Chaillcach*....'S tu d'f hosgal thar chòir è,
'S nach soradh a bhrèug,
'Sa liugha gnùis rò-ghlan
'Sa'n Roinn-eorpa gu leir,
Ma's a samhladh dh'i 'n canach,
Cha'n' aithne dhomh f heum;
Ma's è 'gaol a bheir triall ort,
Deagh bhliadhn' as do dhèigh.

Ma's a binne na chlàrsach
Leat àbhachd a beoil,
Gur neonach nach cuala' sinn
Luaidh air a ceòl;
Mar a h-ealaidh os n' iosal
Ann an diomhaireachd mhor,
Ris an eireadh a cridhe,
Gun ach tri-'ear ma còir.

*Am Bard*.—'Si mo Leannan an '*Eucag*
Air na ceudan thug barr,
Gnùis shoilleir, caol-mhala',
Suil thairis, ghorm, thlà,
Beul min mar an t-shirist
O' milis thig failt',
Gruaidh dhearg mar na caoran,
Sud aogais mo ghraidh.

*A' Chailleach*.—Mar b'e iteach na *Feucaig*,
Cha bhiodh speis dhi' na dùdh
Cha'n 'eil math innt' na dolaidh
Mar a toillich i 'n t-shùil
Chuir a h-ionan, sa casan,
Mi-dhreach air a mùirn,
Ge d' tha spailp as a h-eideadh,
Gur eun i nach fiù.

Gnuis shoilleir, caol-mhala,
Suil thairis, ghorm, thlà,
Ge d' tha taitneachdain seal annt,
Cha mhair iad ach gearr,
Iathaidh billibh dearg, daite,
Teangaidh sgaiteach, lom, ghèarrt',
'S mar tha seirce na'n gruaidhean,
Cha bhuain' iad na càch !

## ORAN

*A rinn am Bàrd do chailin araidh, mar gu'm bitheadh è ri suiridh oirre; air dh'i anabarra tamailt' a ghabhail airson gu'n nochdadh se è fein idir ria.*

Air Fonn—" O! gin I had her, happy wad I be," &c.

Chaidh mi shuire' air nighean,
Bhoidheach, bharr-fhionn, bhuidhe,
S ann a phill mi rithist,
Mar gu'm bidhinn maol.

LUINNEAG.

Leis a bhall-da-rathrie,
Hù-ò, hì-ò, haraidh,
Leis a bhall-da-rathrie,
Hù-ò, harie, hì.

Oidhche dhorcha Dhomhnaich,
Mar nach d' ordaich Pol domh,
Thug mi ruaig air mointich,
Dh'iarraidh pòg a's gaol.
Leis a bhall-da-rathrie, &c.

Dh' iarraidh gaol a's poige,
Air a' nighein bhoidhich,
Ainnir na Rinn-Eorpa,
Ged, tha comhnaidh 'n taobhs'.
Leis a bhall-da-rathrie, &c.

Cha laogha na Diuchd,
  A gheobhadh maoin de' dùrachd
'S mor an call chuir sùd oirn,
  Chaidh a' chuis' fa-sgaoil.
    Leis a bhall-da-rathrie, &c.

Thog mi orm gu frogail,
  Beul an ainmoich agam,
Cha b'ann crōm mar bhodach,
Ach gu fada caol.
    Leis a bhall-da-rathrie, &c.

Is ioma' poll a's iobar,
  Anns an d' f huair mi leagadh,
Le mo chasaig cheigich,
  Falbh na'n creag sa'n f hraoich.
    Leis a bhall-da-rathrie, &c.

Bha fear eolais agam,
  Domhnullach na'm beannaibh,
Sealgair geoidh a's eala'
  'S cliabhain mear a mhaoir.
    Leis a bhall-da-rathrie, &c.

Dar chuala mi h-aidmhail,
  Phaisg mi 'n taod ma claigeann
Sud *Roger* a chadal,
Cha d' thuird bradie dùrd.
    Leis a bhall-da-rathrie, &c.

B' eigin tille dhathaigh,
  Mar dhuine gun tapadh,
Aig nach biodh do dh'acfuinn',
  Na readh ceart air mnaoi.'
    Leis a bhall-da-rathrie, &c.

Dar a theid mi laidhe
  Cha'n f haigh mi laic chadail,
Le mo bhall-da-rathrie
  'G-eiridh ri mo thaobh !

    Leis a bhall-da-rathrie,
      Hù-ò, hì-ò, haraidh,
    Leis a bhall-da-rathrie,
      Hù-ò, harie, hì.

## ORAN DO'N CHAILIN CHEUDNA,

*Airson mor dhiumb a bhi aice ris a Bhard; nach do mhol e i anns an Oran roi'-sgrìobhta.—Chuala' am Bard sin, agus tha 'n t'oran a leanas mar gu'm b'ann da moladh.*

Air Fonn—" Lennox's love to Blantyre."

LUINNEAG.

Thogainn fonn gu h-iullagach,
Le sòg neo-throm, gu'n duilichinn,
Gu cridheil, sunndach, cuirealdach,
'S mi 'g-ullachadh gu mànran.

O! Dheilbhinn thoir a ghealach ort,
Gabh àit' a' measg nu'm *Planatan*,
Cha 'n ionad comhnuidh 'n talamh dhut',
Ach speuran soilleir sàr-ghlan!
Thogainn fonn gu h-iullagach, &c.

Mar Ban-dia dhiuchd o'n athar thu,
Cha d'fhuaradh samhladh fathasd dut,
Cha bhuineadh dhuinne labhairt ort,
'S nach athais sinn dha t-aireamh.
Thogainn fonn, &c.

Ach o'n as dùilidh talamhaidh thu,
Bheir mis' an iunnsaidh dhearbhta rium,

'S bi'dh dùrachd mo mhac-meanmuine,
Gu t-ainm a chuir ni 's àirde.
Thogainn fonn, &c.

Gur dealraiche na gheala-ghriann thu,
Air barra-bhilibh n'a'n sealg-bheannaibh,
Cuir dearg lainnir air garbh-shleibhte,
Air ainmoichid na'n tràthan!
Thogainn fonn, &c.

Gur cuspair binn gach Filidh thu,
An ceol 'sa fuinn, sa'n iongantas,
Is tu dhannsadh grinn a' *Mhinibhit*,
'S *Quadrilleachan* na Spainne.
Thogainn fonn, &c.

Thig cinneabhar lomhail Ban-righ dhuit,
Le srol na'n òr-chrios Frangach air,
'S tu Dheilbhinn og gun samhla' dh'i
'Measg Bhain-tighearnan le t-ailteachd!
Thogainn fonn, &c.

Bi'dh Diuchdachan ag umlachdadh,
'S a tuiteam air an gluinean dut,
A's ciuin-shealladh do ghnuìs-ghille,
Mar ùr-chosg o' na bhàs dhoibh.
Thogainn fonn, &c.

Tha Innseag chaidreach, chaoimhneasach,
An aite beag os-roinn agad,

A's òr-cheardan air oidhcheachan
  Cuir *Dhaoimeanan* mar *gheard* oirr'!
    Thogainn fonn, &c.

Criut-chiuil na'n lū-chleas Eadailteach
  Gu muirneach, cùirteal, beadarach,
Ma dheonaich Pol, no Peadar e
  Bheir breabadaich air clàrsair!

Thogainn fonn gu h-iullagach,
  Le sôg neo-throm, gu'n duilichinn,
Gu cridheil, sunndach, cuirealdach,
  S mi 'g-ullachadh gu mànran.

## ORAN EILE DO'N CHAILIN CHEUDNA,

*Air dhi duais a thoirt do Fhilidh áraidh, airson aoir a dheaneamh do'n Bhard.*

Air an FHONN cheudna.

LUINNEAG.

A nighean na biodh faran ort,
Ge boidheach, buidhe, barr-fhion thu,
Cha bhiodh mi fein ga m' fharrach ort,
'S rò-mhath an ăiridh cach ort.

Na bi'n gruaim ni's faide rium,
'S na bi' toirt duais air abartas,
O'n 's leam-sa buaidh na h-agalaidh,
O'n aibidil an d'fhas i.
A nighean, &c.

Tha tighinn fodham innseadh dhut,
Gun cualadh mi sgeul' mi-cheutach,
Ach mas a breug na firinn è,
Cha chuir mi 'n ire e'n drasta.
A nighean, &c.

Ma dhial thu airson misneach
Thoirt do Bhardan maol na'n ciotagan,
Biodh gannra gorm na piosagrich,
A nis agad mar Chlàrsair,
A nighean, &c.

Cha b'e sud dan a t-shonais da,
Na 'm b' fhiach an tàsg a chronachadh,
S nach b' ioghnadh oigh cho conach riut,
A cheannach sgoil Aos-dana.
A nighean, &c.

'S a bhri' gach sgeul' a chuala' mi,
Mar breug a ruidh le buaitheam e,
Gun chuir na fir cho suarach thu,
'S nach toir iad luaidh gu bràth ort.
A nighean, &c.

Gu'n dhiult Fear ban Ghlinn-tanagaidh,
Do cheudan marg a's teannadh riut,
Mar ghrainich thu le eanadas,
Fir òga, gheala, Ghearr-loch.
A nighean, &c.

Cha cheil mi ort gun innseadh dhut,
Nach cliù air cailin finealta,
'Nuair dh' iarras fear gu sibhealt i,
Gu'n toir i mi-mhodh dhasan.
A nighean, &c.

Cha b'ionnan sud 's mo leannan-sa,
Gur faoilteach, failteach, farasd i,
Gur eibhinn, sugach, geanach i,
'S i beusach, banail, nàrach.
A nighean, &c.

Gur dealbhach, foineamh, direach i,
  Gur loinneil, soilleir, fior-ghlan, i,
Gur slios-ghlan, fallain, min-gheal i,
  'S gu 'm b' ait leam fein bhi laimh r'i.
    A nighean, &c.

Gur tapai, malta, ciatach i,
  Gur maiseach, tlachd-mhor sgiamhach i,
Gur ciuineal, baindidh, ciallach i,
  Na miann mar bha Diana.
    A nighean, &c.

Ge d' innseadh ceudan coladh è,
  'S ged' bhiodh a' Chleir ga chodachadh,
Cha chreidinn sgeul nach cordadh rium,
  Ri 'm bheò air oigh na'n tlà-shuil.
    A nighean, &c.

Cha treìg mi chaoidh mo dhurachd dhut,
  O'n 's tric a bha mi sùgradh riut,
'S a choill' an seinn nan Smudanan,
  Gu binn an tus a Mhaighe.
    A nighean, &c,

Fhir oig an drasd' a dh' imich uainn,
  Thoir failt' a bhraidhe ghlinne bhuam,
Beir soiridh d' f hios na finne sin,
  A's innis dhi mar thà mi.
    A nighean, &c.

# IORRAM.

Air Fonn,—" Ailean luidich na biodh dith ort,—
Fad 'sa mhaireas ni air mointich," &c.

Mile marbhaisg air na Bodaich,
Anns an am so cogadh oirne ;
'S na ma fearr bhios da'n cuid gaothair,
Call an taghail air an t-sheors' ud.

'S na ma fearr bhios da'n cuid gaothair,
Call an taghail air an t-sheors' ud ;
Call an cuspair air gach Eilig, *
Gus an teirinn iad gu comhnard.

Call an cuspair air gach Eilig,
Gus an teirinn iad gu comhnard ;
Seacharan seilg air gach fireach,
Gun srad theine bhi na'n òrdaibh.

Seacharan seilg air gach fireach,
Gun srad theine bhi na'n òrdaibh ;
Tuiteam seachad air an f hiadhaich,
Agus sioladh air a mhointich.

Tuiteam seachad air an f hiadhaich,
Agus sioladh air a mhointich ;
'S beag mo loinn do luchd na briogsan,
Ge d' robh gliogadaich na'm pocaid.

* A Precipice.

'S beag mo loinn do luchd na briogsan,
Ged' robh gliogadaich na'm pocaid;
'S beag mo speis do luchd nan casag,
Ged' is iad is pailte stòras.

'S beag mo speis do luchd nan casag,
Ged' is iad is pailte storas;
'S truagh nach robh mi fein 's mo leannan,
'S a ghleannan an goir an smeorach.

'S truagh nach robh mi fein 's mo leannan,
'S a ghleannan an goir an smeorach;
Anns an choill an cluinnt' an smudan
Seinn a chiuil sa'n dlù' chur eorna.

Anns an choill' an cluinnt' an smudan,
Seinn a chiuil sa'n dlù' chur eorna;
Coisirean am barr gach gèige,
Anns an fheasgar cheitean bhoidheach.

Coisirean am barr gach gèige,
Anns an fheasgair cheitean bhoidheach;
Sgaoilinn mo bhreacan ma'n cuairt dut,
'S chuireadh sinn gach gruaim air fogar.

Sgaoilinn mo bhreacan ma'n cuairt dut,
'S chuireadh sinn gach gruaim air fogar;
Mo lamh fo do mhuineal gle-gheal,
'S mo bheul ri do bheul ga phogadh.

Mo lamh fo do mhuineal gle-gheal,
'S mo bheul ri do bheul ga phogadh ;
Cha b'fhada 'n oidhche gu madainn,
Gun chadal an caidribh Moraig.

Cha b'fhada 'n oidhche gu madainn,
Gun chadal an caidribh Mòraig ;
Bu bheag m' fharmad ri Righ Bhreatuinn,
Ge leis Sasgunn a's Hanobhar.

Bu bheag m' fharmad ri Righ Bhreatuinn,
Ge leis Sasgunn a's Hanobhar ;
Ge leis Albain agus Eirin
Gu'm b'annsadh leam fein do chòradh.

## BRUGHAICHEAN GHLINN'-BRAON.

LUINNEAG.

Beir mo shoraidh le dùrachd,
Do ribhinn nan dlu-chiabh,
Ris an tric bha mi sùgradh,
Ann am Brughaichean Ghlinne-Braon.

Gur e mis' tha gu cianail,
'S mi cho fad uat am bliadhna,
Tha liunn-dubh air mo shiaradh,
'S mi ri iargain do ghaoil.
Beir mo shoraidh, &c.

Cha 'n fheud mi bhi subhach,
Gur e's beus domh bhi dubhach,
Cha dirich mi brughach,
Chaidh mo shiubhal an laoid.
Beir mo shoraidh, &c.

Chaidh m' astar a maillid,
O nach faic mi mo leannan,
'S ann a chleachd mi bhi mar riut,
Ann an gleannan a chaoil.
Beir mo shoraidh, &c.

Anns a choill' am bi Smudan*
'S e gu binn a seinn ciuil duinn,

* The Ring-dove.

Cuach a's Smeorach 'gar dùsgadh,
A cuir na smùid diù le faoilt'.
Beir mo shoraidh, &c.

'S tric a bha mi 's tu mireadh,
Agus cach ga nar sireadh,
Gu 's bu deonach linn pilleadh,
Gu Innis nan Laogh.
Beir mo shoraidh, &c.

Sinn air faireadh na tulaich,
'S mo lamh thar do mhuinneal,
Sinn aig eisdeachd na luinneag,
Bhiodh a mullach nan croabh.
Beir mo shoraidh, &c.

Tha mise 'ga raite,
'S cha 'n urra mi aicheadh,
Gur iomadach sàr
Thig air airidh nach saol.
Beir mo shoraidh, &c.

Gur mis' tha sa' champar,
'S mi fo chìs anns an am so,
Ann am priosan na *Fràinge*,
Fo ainneart gach aon.
Beir mo shoraidh, &c.

Ann an seomraichean glaiste,
Gun cheol, na gun mhacnas,

Gun ordugh a Sasguinn,
Mo thoirt dhathaigh gu saor.
Beir mo shoraidh, &c.

Cha b'ionnan sud agus m' abhaist,
Ag siubhal na'm fàsach,
'S a direadh nan ard-bheann,
Gabhail fath air na Laoich
Beir mo shoraidh, &c

A siubhal nan stuchd-bheann,
Le mo ghunna nach diultadh ;
'S le mo phlasgaichean fudair,
Air mo ghlun anns an fhraoch,

Beir mo shoraidh le dùrachd,
Do ribhinn nan dlu-chiabh,
Ris an tric bha mi sùgradh,
Ann am Brughaichean Ghlinne-Braon.

## COMHAIRLE A BHAIRD DO MHAIGHDEANAN OGA.

*Ann am Beurla 'san Gaelig.*

Air Fonn,—"The Rock and wee pickle Tow."

*Ye bonny young virgins*, ge sgiobalt 'ur ceum,
*Be careful* gun treig sibh, an f heill so gun dail ;
*For tho' ye be handsome*, 's ge meachair 'ur beul,
'S fior *nonsense* gun cheill, mar reitich sibh trath.
*For old age is* a beist 's bidh gach gne choirre dh'i
Cuir dium-buaidh air a snuadh cha bhi uair loinneal d'i,
*Therefore, don't tarry, but marry* gu luath,
Ma's biodh sibh gu truagh, dol am buar mar is ail.

*For beauty is fading*, gun stad ach air sgè
Mar aiteal do'n ghrein air eudann gach aird ;
*And tho' you have riches*, gur tubaist gun cheill,
Mar tuig sibh' ar feum air an f heill so na thrà.
*When you'll want, you'll repent, but they shan't marry you*,
Their gach bean tha i sean, 's cha d'thoir fear aire dh'i ;
Bidh sibh-sa gu dubhach, ri cumha 's ri caoi'
A's liunn-dubh fo-thuinn a chaoidh ga nar cramh !

Nach cuis ghrain agus mi-thoirt, seann Nighean gun sgiamh
  Na briogaid gun mhiagh, 's nach iarrair a pog,
Bidh h-aodann air casadh, bidh falt air fàs liath,
  Bidh cam-char na bial a's fiar-char na sron,
*When she'll whine and repine*, cha bhi loinn tuille dh'i,
  *Not a kiss* a gheobh ise' *she'll be* meas cummanta,
Gun cheilidh, gun leannan, gun teallach, gun tuar,
  Na seasg-chaillich thruaigh, fo smuairean 's fo bhròn.

*The Lily, the fairest by far of the flowers*,
  Ge mŏiteil a mhuirn cha mhair è ach gearr;
*And the beautiful Rose of most glorious hue*,
  Tha shnuadh dol a mugh seach bruthain a Mhaigh,
Sud mar's nòs do gach oigh tha gach lò seanachadh,
  Gus an caill iad an geall 's nach e'n t-àm teannadh riu,
'N uair thrèigeas a mhaise, sa sguireas an loinn,
  Bhi 'g-acan a chaoidh nach d' rinn iad è tràth.

## ORAN

*A rinn am Bard do Fhear turuis a bha gabhail nan Slighe maille ris as an Taobh-deas, air dha bhi ro-bhu ailleach do dhubhailc araidh.*

LUINNEAG.

E hò ro mo Chaluman,
Bi fearail mar bu dual dut,
Bu duchas o do Shean-athair dhut,
Bhi fanarach air gruagaich ;
Na'n tachradh calag ghorach riut,
Gun doigh aic' air bhi gluasad,
Bu mhiann leat a bhi turaban,
Sa c * * * * * * d air a h-u * * * * * r !

An cualadh sibh mu'n Chaim-beulach
Bha thall an ceann Srath-h-eirin,
'Nuair nochd e ris a' Bhaintighearna,
A bhall dar bha e 'g-èiridh ;
Rug i air a chabar
Chom a spealteadh anns na speuraibh,
'S mar b'e miad na casadaich,
Cha mhis' a b' f hasadh greidheadh,
E hò ro, &c.

Oidhche ann an Dun-chaillean dut,
Cha'n f hanadh tu fo'n aodach,
Gun mhionnaich thu nach stadadh tu
Gu'm biodh do mhaide 'n g * * * * * d,

Bha croisean anns an rathad ort,
A feitheamh air gach taobh dhiot,
Gun d'thug an cù-dubh glamadh ort,
A chuir o mhath do mhaolach
E hò ro, &c.

Oidhche ann a Tigh-tabhairn dhut,
'S gun robh sinn ann le cheile,
Aig brughaichean Bochudair,
Gu'n robh do chuid-sa 'g-eiridh,
D' fhaibh thu as an leabaidh 'uam,
Gu'n dad ort ach do leine,
Gu'n bhuail am Meann-bhoc-bailgean thu,
Chuir sud an dealg o fheum ort,
E hò ro, &c.

S duilich leam a Chaluman,
Nach fan thu as an èu-coir,
'S nach sguir thu dheth an t-sriopachas,
Gu'n caill thu bhrigh sa bheusaich,
Mar b'e gu'n cuirinn mi-ghean ort,
Gu'n innsinn dha na Chleir e
Nach 'eil Bean òg na Cailleach,
Air nach farraich thu do pheiris,
E hò ro, &c.

'B 'eil cuimhn' agad dar d' fhag thu mi,
Air druim-na-Lairc na m' ònar,
'Sa thog thu ort gu h-inntinneach,
Gu bhi 'n Cill-Fheinn air Dhōnach,

'S mar b'e miad an fheagail a bh' ort,
Ro na chreideamh pholach,
Gu fiachadh tu do chlach-bhalg,
Air nighean ghlas an osd-fhear.
E hò ro, &c.

A Chalum bheirinn comhairl' ort,
Na'n gabhadh tu gu caomh i,
O'n tha sinn dol a dhealachadh,
A's neach a dol gach taobh dhinn,
Thu leigeadh dhiot na magaidean,
A bh'agad ri *Nic-Clucais*,
Oir neagh gu fuaidh i breaban riut
A leagas do *Mhac-Cruisleig* !

E hò ro mo Chaluman,
Bi fearail mar bu dual dut,
Bu duchas o do Shean-athair dhut,
Bhi fanarach air gruagaich ;
Na'n tachradh calag ghorach riut,
Gun doigh aic' air bhi gluasad,
Bu mhiann leat a bhi turaban,
Sa cullachd air a h-uachdar !

# ORAN

*A rinn am Bard, mar gun deanadh 'Seoladair Deasach è, air dha bhi ann an tigh-dannsaidh, anns ann Taobh-Tuath.—Tha'm Bard air deanamh an Oran do rèir Gaelig an t-sheoladair fein.*

Air Fonn,—"Ach gur mis' tha gu duilich," &c.

Bha mi 'n raoir san tigh-dhannsaidh,
Bha iad tranga gu leor,
Bha na h-ionagan glan ann,
'S iad cho cannach 's bu chòir
Cha robh srad air a ghealbhan,
O'n a d'fhalbh sinn o bhòrd,
Ach graine beag luaithre
Bha fo sguadradh na'm bròg.

Bha na Maireagan uil' ann,
Is iad air tionnal gach taobh,
Ged' nach d' eirich a Ghealach,
Cha robh maill' air a h-aon,
B' fhearr sud na bhi 'm breislich,
Cuir a *Cheti* fa'-sgaol,
Na bhi *pumpadh* na Deonaid*,
Air a mhor-chuan re gaoith.

Cha 'neil beath' ann is boidhche,
Na th'aig seoladair fein,

* Seonaid.

Seach gu'm bi è na mharaich,
Bi'dh na cailin a dheigh',
Bidh na h-ionagan cannach,
Ga leantuinn gu leir,
Toirt a mionnan gu *Sure* iad,
Nach bi trusair gun fheum !

An d'thug thu n'air' a Rob Taileir,
'S a chuid Maireagan fein,
Agus deidh aig na h-oighean,
Air a phògadh gu leir ;
Bi'dh esan da ruagadh,
A's da'm buaireadh le bheul,
Tha e soireanta so-ghradh't,
Mar gu'm pòsadh e ceud.

A fac thu 'n sgiobair bha laimh ris,
'S a Mharag r'a thaobh,
A lamh thar a muineal,
'S i bulach na ghaol,
Reag i leis thar Caol-Mhula,
Agus tiumal a Mhaol,
Gu bhi *loradh* a *Phica*,
'Nuair is dripeal a ghaoth.

Cha 'n'eil *doubt* ars' a Mairag,
Nach *overhalig* mi ball,
Ach gille gramail bhi shios orr',
Nach toir fiaradh ga ceann ;

Ged' a thigeadh na sgualaichean,
Cruaidh o na ghleann,
Cha bhi'n sgiobair fo mhi-ghean,
Ach gun diobair a chrann.

Tha iasgach an sgadain,
Ro bheag againn san am,
On se 'n t-*ounair* tha cosg oirn,
Cha bhi 'm *brot* oirn air chall,
Bithidh *Grog* againn daonnan,
'S cha bhi aon fhear gun dram,
'S gheobh sinn Nionagan bòcha *
Gu ar pogadh a's taing,

Gheobh sinn Nionagan bòcha,
A's mnathan òga gu rèidh,
'Se mo raoghainn-s' an nionag,
On a bhios mi ri beud ;
Thainig comhlan dhiu tharais
Air an chala so 'n de,
'S bha sinn mar riu a dannsadh
Fad sa shanntaich sinn fein.

Cha 'n eil *shig* 's na puirt *Fhrangach*
Nach danns iad air uair,
Na câr an Duneidin
Gun aig te san Taobh-Tuath ;

* Boidheach

Miann suil bhi ga feuchadh,
'S iad a leumnaich mu'n cuairt,
Mar ri ba'-laoich Chinn-'illeach, *
'S sgal piobain na'n cluais!

---

* Ceann-'illeach, *i e*, Ceann-fidhle, the name of a ship, alluding to her having a fiddle-head.

# ORAN

A rinn am Bard do Dhuine araidh a thuarasdalaich e re là, airson togail crè a poll; agus air do'n fheasgar teachd cha dainig an duine dhathaigh. Airson so bha 'm Bard fo imcheist, le mor ioghnadh nach robh e tighinn, air an aobhar sin chuir è gille beag a bha mu'n tigh air a thoir.—Thanaig an gille air ais, ag innseadh do'n Bhàrd nach robh e 'n sud idir, agus gu'm b'è mhòr bharail-s' nach bu bheò e—Air gabhail fheagal do'n Bhard gun dainig sgiorradh na char; fadheoidh d' fhalbh e fein agus fhuair se è mairnealaich ri taobh a phuill agus an obair gun deanamh,

Air Fonn,—"Sgian dubh an sprogain chaim."

Marbhaisg air luchd mi-ruin,
A bha 'g-innseadh dhomh nu'm brèug,
Nach bu bheò mo chairide,
Ma chailleadh è b'e 'm bèud;
'Nuair thog mi orm gu bas-bhualadh,
'S gu toirt-a-mach gun cheill,
Co fear mòr a chidheamaid,
A tighinn ach thu fein.

Chi mi Laoch is gaisgeanta,
Dha maiseal thig na h-àirm,
A ri! gur mairg a chasadh ort,
Le strì 'nuair lasadh t-fhearg,
Fear mor tha crodha an ais-sith thu,
Bhiodh speiceil, spaiceil, garg,
'S laoch co treun 's tha'm Breatuinn thu,
Ro'n teich an t-arm dearg.

Cha n'ioghna' mi bhi ardanach,
'S gur cairdeach mi dhut fein,
Armuinn mhoir nam brataichean
'S nan du-lann sgaiteach, gèur ;
Le ceannas cruaidh neo-lapanach,
A dol am baiteal strèup,
Dh' eireadh sog a's sunndachd oirn,
Ri cluinntin guth do bheul.

'Nuair bha thu na do Sheannaileir,
San iomairt thall air chuan,
La *Fontenoi*
Gu'm bu leoghanta do shnuadh,
'Nuair dh' f hosgail iad am *Bataraidh*,
Gun ghlac thu iad san uair,
Thionndaidh thu na *cannonan*,
Gu toirt a Bhaile bhuap.

Bu chuis-thruais na Frangaich,
'S iad na deann air an *ratreat*,
A tilgeadh dhiubh na'n casagan
Gu faral as uat fein ;
Na coisaichean 's na marcaichean,
'S na' bh' ac' a shluagh gu leir,
Dol turaichean, air tharaichean,
'S nach sealladh iad na'n dèigh !

Cha b'f hada a bha thu ciosachadh,
Nan Innsin sear gu leir,
'Nuair a chaidh thu 'n talamh sin,
Thug *Hideralidh* geill ;

Mar b'e 'n litir bhan,
A chuir a *Pharlamaid* ad dheigh,
Thu 'n talamh teith sin f hagail,
Ma'n d'readh do shlainnt an eis.

Bha mi 'n *Siberaltar* leat,
Na m' ghlas-ghiullan gun treòir,
A leidigeadh nan each agad
'S ga faicinn air an seol,
Thog thu o' she sgillinn mi
Gu leith-*ghinnie* do'n òr,
Fhuair thu *posta captain* dhomh
Le d' f hacal o na Bhord.

A's thug mi turas eile leat,
Nach ceil mi anns an am,
'Nuair shrac thu 'm peitean sioda,
Bha air nighean Righ na *Fraing*,
Leag thu anns an t-sheomair i,
Air leabaidh shròil bha thall,
'S ge b'e 'n rud a chuir thu 'n ceill dh'i,
Tomh'sibh fein è chlann.

'S ann an sud bha bhri'agraich,
'Sa bhri'thinn thairis, chaoin,
Bha ise, ma'm b' f hior, faralach,
A's tus a farrach gaoil ;
Ach dh' aithnich mi 'nuair chaidh thu'n uachdar,
Nach biodh t-uarais faoin,
Chuir thu 'n turlar as an leabaidh,
'S thug sibh clag araon

Cha d'rinn an Righ dhiot Ridire,
San trid-a-bac dha fein,
Ach ni mi fein an nis dhiot è
A thiotag beag gun bhreug,
Rù, rā, Ridire,
Bloidh biodaige, bun sgeith,
Luireach-mhailleach, claidhe bearnach,
Clogaid nach fearr feum.

## ORAN CUMHAIDH

*A rinn am Bard' nuair a chualadh e gun do phos a Leannan.*

Ge fada na mo tha mi
Tha 'n damhair dhom dùsgadh,
Cia fàth ma'n thriall mo mhanran,
'S gum b'abhast dhomh sùgradh ?
C'arson a bhithinn brònach,
Ma'n oigh 's gun a diu dhomh,
Ge'd ghlac i'n luib a graidh mi,
Le amhailtin *Chupid.*

Gach fear a bhios a feoraich,
Mar leonadh le gaol mi,
Tha raoghainn sud do'n tuathdaidh,
On 's dual da bhi smaointeach ;
Cha 'n aidich mi ach foil è,
'S cha mho ni mi saoradh
Thig m' ùr-sgeul o *Apollo*,
Mar sheolas an *naoinear.*

Ach sud mar sheinneadh Cormaic*,
'S e dearmad a cheud ghaoil,
'S e gabhail cruit da iunnsaidh,
Le inneal ciuil da gleusadh,

* Tradition says that this Cormac (who the Bard mentions so often in the above song) was an Irish Harper, who came to Scotland and visited several of the Highland Chiefs. He afterwards went to the family

On chuir Finne 'n diu-chal,
Mo shugradh 's mo bheusan,
Gu'm bath mi'n guth an orghain,
Le toraghan mo spèis dh'i.

'N uair dh'èirich Cailean Cormaic
Air chorra-ghleus gu fàrsan,
Gu'n d'fhaighnich a fear òg
An è goraich a d' fhas ann,

---

of Macleod of the Lewis, and served him for some years as a Harper. At last, he fell in love with Macleod's eldest daughter, and was resolved, the first opportunity, to fly with her to Ireland. One night, after supper, Cormac tuned his harp, and played a Druidical tune of the name of *Deuchain-ghleust' Mhic-o'-Chormaic*, which had the power to lull as many as would hear it to sleep. By this magic music the whole of Macleod's household fell into a deep slumber. Cormac then drew a large dagger, which he used to carry about with him, called *Madag-achlais*, to cut Macleod's throat. As he was drawing near the Chief with his knife, Macleod's eldest son came in, after returning from his daily mountain sports, and seeing Cormac approaching his father with such a dreadful weapon, exclaimed—"Cormac! Cormac! what do you intend to do---are you crazy?" Cormac replied, "Crazy, my young man! think you so? I am not; but I have a regard for your fair sister, who I am resolved to bring along with me to Ireland; and as your aged father will not gratify my desires, I must sever his head from his body and clear my way." On hearing this, the youth replied, "You had better not, as you will get your choice of a thousand virgins in Scotland, by far fairer than my sister, without committing so cruel a deed." Cormac said, "You speak truly, my young man; hand me my lyre, that I may banish the virgin's love with the sound of my harp."---The Bard used this history as his text to the above song, where he complains that Cormac, with the melody of his harp, had cured his love, but a remedy to cure *his* is never to be found.

'Sa liugha cailin beul-dhearg,
Cho beusach 's cho narach,
A's Finne a th'air an fheil,
A tha feumach air mànran.

'N uair chualadh am Macan-baoth sin,
'S a ghaol bhi do-mhuchta.
'Se smaointich è gu thearbadh,
Bhi falbh as a dhuthaich,
Ach nochdadair na h-aobhair,
'Se 'n caoin ruith le tùrsa,
Gun ghlac e cruit a's sheinn e,
Le binn cheol as ùr è.

Bha feiteach air an òrghan,
Aig Cormaic ri ard-cheol,
Mas biodh an Fhinne an uachdar,
Air duan na fuaim clarsaich,
Ach cha d'fhuair mise sgeul
Ann am Beurla na Gaelig,
A dh'innseadh dhomh mar d'fhaodainn
An gaol ud a smaladh.

O ! teirmeasg air a ghaol sin,
Nach faodainn a threigeadh,
A's gur è chuir a laoid mi
Bhi smaointinn bean t-èugais,
'Se 'n teirc a bha 'n ad ghnuis-ghil,
A lub mi gu eugail,
'S nach deann Lithich' slan mi,
Och ! b'fhearr gum b'e 'n t-eug e.

Is Ciomach ann do ghaol mi
Ri smaointinn bean t'ailteachd,
Cha chadal anns an oidhch' dhomh,
'S cha 'n fhoiseadh san la dhomh,
Cha n' fhacas ri mo rè,
'S cha n' fhaigh mi sgeul gu brath air
Ni b'annsa' na bhi reith 's tu,
A gheug na'm bâs bana.

Gur binne leam do chòradh
Na smeorach nan geugan,
Na cuach sa mhadainn Mhaighe,
'S na clarsach nan teudan,
Na'n t-Easpuig air la Domhnaich
'Sa mor-shluagh 'ga eisdeachd,
Na ged do chu'nnt a storas
Na h-Eorpa gu leir dhomh.

C'arson nach d'rugadh dall mi,
Gun chainnt no gun leirsin ?
Ma facas t-aghaidh bhaindidh,
Rinn aimhleas na 'n ceudan,
O'n chunna' mi air thùs thu,
Bu chliutach do bheusan,
Cha n' fhasa' leam na'm bàs
A bhi lathair as t-eùgmhais !

Ach 's truagh gu'm beil do run-sa
Cho dùr dha mo leanmhuinn,

'S mo chridhe a steach 'ga ghiulan,
A h-uile taobh dha falbh mi,
An cadal domh no dùsgadh
A sùgradh na seanachas,
Tha sud da m' ruagadh daonnan,
'S mi sgaoilte gun tearmunn.

Ach fagaidh mi mo dhuthaich,
Gu 'n diuch'naich mi pairt dheth,
Ro-mheud sa thug mi rùn
Ga do chul buidhe, faineach,
Air triall dhomh thar m' èolas
A dh'ain-deoin mo Chairdean
Tha saighead air mo ghiulan,
A lubas gu làr mi.

'S a nis o'n a thriall thu,
'S nach b'fhiach leat mo mhànran,
A chionn 's nach robh mi storasach,
Mor ann a' stata,
Ach sud ged' robh da 'm dhi'-sa,
Cha 'n islich mi pairtinn,
Tha m'aigne torrach, fior-ghlan,
Nach diobair gu bràth mi.

Ach mu's a triall gun dail dut,
Gu aite na mor-sheol,
Gu'n fhuireach ri do chairdean,
Do dhaimh, na luchd t-eolais,

Biodh soirion air na speuraibh,
Gun eiridh air mor-thonn,
A dh' aiseageas le reidh ghaoith
Gun bheud thu gu seolaid.

Mar sud bha ur-sgeul Chormaic
Cho dearbhta sa sheinn é,
E fein so chomunn og
'S iad gle bhronach ma thiomchail,
E gabhal cead le pòig dh'i,
Gu'n chōradh gun impidh
S e dioladh guth an còdhail,
Na h-òighe gu 'm pill è.

## ACHASAN AN DEIDEIDH,

*A Dèudach Dhomhnuill Fhrioseal.*

Mile marbhaisg ort a dhēide,
  Thar gach galair,
'S duilich leam mar d' fhàg thu
  M' fheudail dheth na fearaibh,
Bheir gach tinneas eile dhuinne fànadh
  'S fàth furtachd,
Ach 'se bheir thus', a bhruidear mhilltich,
  Ionnsaidh mhort oirn :
Cha n'ail leat gun d'theid deoch, no drama,
  Steach fo'r carbad
Ach gabhail dhuinn as ar claigeann
  'S ar grad mharbhadh.
Cha luaithe dh' eirich Domhnull Frioseal
  As a chuartaich,
Na chuir thusa do nimh an ire
  Gus a thruaileadh ;
Cha n' f hoghnadh leat na rinn an teasach
  Air an truaghan,
A chthu fein a dhroch bhuill deimh'se
  A dhol da thuairgneadh.
Bha cnaimhean a chinn, a's eudann
  'Sa dhèud uile,
Mar gu'm biodh Muill'ear ga riasladh
  Fo chloich mhuillin :
Na mar gu'm biodh Gobha Gallda
  Ga theann sparradh,

An glamaire teannta, cruaghach
  Do chruaidh stàilinn.
Ach thig do dhrug mar 'eil mi meallt
  Ma chluinn Mac-Shimidh,
An diol a rinn thu, a thrudair bhrùideal,
  Air fhear-cinnidh,
'S e-san a loisgeas an du'-thuill ort,
  'S cha sinn uile :
Bheir e n' t-arm dearg a Sasgunn
  Gu do sgiursadh,
Le peilairean dearga, lasrach,
  A's neart fudair ;—
Grain ort nach do ghabh thu trudair
  No fear doicheil,
Ach an Duine fiughantach, fialaidh,
  Chuir o chosnadh,
'Sa liugha Cailleach sgaiteach, bheur'
  A's reabhair caile
Edar Irt, a's Peairt, a's Ila,
  A's Tir Mhic-Ailean,
No ged' do thogradh tu sineadh,
  Aig a Bhaille.

A' CHRIOCH.

# AN CLAR-INNSEADH.